# IULIUS CAESAR

## DAN-CLUICHE SHACSPEAIR

EADAR-THEANGAICHTE LE

U. M. MACGILLEMHOIRE

SGEUL MU AM A DH' FHALBH

DUN-EIDEAN: IAIN GRANND
31 GEORGE IV. BRIDGE
1911

# ROIMH-RADH

Cha'n aithne dhomh gu'n deachaidh dain-chluichean Shacspeair a riamh a thionndadh gu Gaidhlig na h-Alba. Tha seo 'na iongnadh mor dhomh-sa, a chionn nach 'eil sluagh litreachail 'san domhain gun eolas beag no mor, nan cainnt fhein, air sgriobhaidhean neo-chumanta ainmeil an duine chliuitich seo. Tha'n leabhran seo, a reist, air a chlo-bhualadh chum nach urrainnear a radh nach 'eil na Gaidheil eolach air earrainn, co dhiu, de dhain eachdrachail a' bhaird seo. C'arson a bhitheadh sinn air deireadh air sluagh dhuth-channan eile ann an eolas no oilean 'sam bith? Tha dain eachdrachail Shacspeair air an teagaisg do chlann nan sgoilean Beurla, agus mar tha fhios againn, tha clann deigheil air a bhi leughadh a leithid seo de bhardachd.

Bu choir an cothrom a bhi aig oigridh na Gaidhealtachd 'nan cainnt fhein, agus is i seo a' cheud oidhirp chum an cothrom sin thoirt dhoibh.

Ma shoirbhicheas an leabhran seo a' measg luchd na Gaidhlig, agus gu sonraichte a' measg luchd teagaisg ar cainnt, cha teid uin' fhada seachad gun chompanach a bhi aig a' cheud-ghin Ghaidhlig seo de dhain-chluichean bard ainmeil linn Ealasaid. Tha mi tairgseadh mo dheagh thaing do m' bhrathair, ministear na h-Eaglais Shaoir Aonaichte, ann an sgìre Lochcarrun, airson mhearachdan 'san eadar-theangachadh a cheartachadh.

U. M. M.

*An Lunasdal* 1911.

## NA PEARSACHAN.

IULIUS CAESAR,

OCTABHIUS CAESAR,<br>MARCUS ANTONIUS,<br>M ÆMILIUS LEPIDUS, — *Na trì fir-riaghlaidh an deigh bàs Chaesair.*

CICERO, PUBLIUS, POPILIUS LENA : *Seanairean.*

MARCUS BRUTUS,<br>CASSIUS, CINNA,<br>CASCA, TREBÒNIUS,<br>LIGARIUS, DECIUS BRUTUS,<br>METULLUS CIMBER, — *Luchd na comh-fhoill an aghaidh Chaesair.*

FLABHIUS *is* MARULLUS : *Cinn-fheadhna.*

ARTEMIDÒRUS : *Sophist á Cnìdos.*

CINNA : *Am bàrd ; Bàrd eile ; Fiosaiche.*

LUCILIUS, TITINIUS, MESSÀLA, CATO *òg, is*

BHOLUMNIUS, *cairdean do Bhrutus is Chassius.*

BÀRRO, CLÌTUS, CLAUDIUS, STRÀTO, LUCIUS, DARDÀNUS, *seirbhisich do Bhrutus.*

PINDÀRUS, *seirbhiseach do Chassius.*

CALPÙRNIA, *bean Chaesair.*

PÒRTIA, *bean Bhrutuis.*

*Seanairean, Fir-baile, Saighdearan Dìan, Luchd-frithealaidh, etc.*

# IULIUS CAESAR.

## A' CHEUD CHLUICH

A' CHEUD SEALLADH.—*Sraid am baile na Ròimhe.*

FLABHIUS, MARULLUS *agus sgaoth de dhaoin' a' bhaile tighinn a steach.*

FLAB. A mach sibh; dhachaidh leibh, ghraisg gun sheagh;
Cha là-feille seo! Nach aithne dhuibh, sibh
Tha 'nur luchd-cèaird, nach bu chòir dhuibh a
Bhi coiseachd nan sraid gun chomharradh bhur
Cèaird oirbh air la bhur n'oibre dlighiche?
Abair, do chèard-sa?

1UD DHUINE. Tha 'nam shaor-dubh,
A dhuin'-uasail.

MAR. C'àit a'bheil d'apran
Leathrach 'us d'inneal-tomhais, 'dhuine?
C'arson tha thu le d'aodach math ort?
Thusa, 'dhuine, do chèard?

2RA DUINE. Is fior e, a
Dhuin'-uasail, a thaobh oibriche ealaint',
Gu'm bheil mi, mar chanadh tu, 'nam fhear-
Càraidh.

MAR. Ach ciod e do chèard? Freagair
Mo cheist gu sgiobalta.
2RA DUINE. Cèard, 'dhuin'-uasail,
A dh'fhaodas mi leantainn le cogais
Neo-tharcuiseach; 'se sin, 'dhuin'-uasail,
Gu'm bheil mi 'nam fhear-càraidh dhroch bhonn.
MAR. A shlaoightire, 'sa dhaor-shlaoightire, ciod e
Do chèard?
2RA DUINE. Tha mi guidh' ort, 'dhuin'-uasail,
Bhi socair rium; agus mur bi, ni
Mis' do chàradh.
MAR. Mis' a chàradh, a
Shlaoightire; ciod tha thu a' cur romhad
Le sin?
2RA DUINE. Direach, 'dhuin'-uasail, do chàradh.
FLAB. Is e greusaich a th'annad, nach e?
2RA DUINE. Gu dearbh, 'dhuin'-uasail, 's ann leis an àl
Tha mi a' deanamh mo bheo-shlaint; cha'n
'Eil mi cur grobaidh air gnothaichean
Luchd-cèaird 'sam bith, no air mnaoi, ach air
An àl; 's lighich' mi do shean bhrògan;
'Nuair tha iad an cunnart tha mi 'gan
Leigheas; sheas air m' obair laimh-sa daoin'
Cho eireachdal 'sa sheas a riamh air buinn
Leathrach.
FLAB. C'arson, ma ta, nach 'eil thu
'Nad bhuth-oibreachaidh an diugh? C'arson
A tha thu sraideamachd a' bhail' air
Ceann nan daoine sin?
2RA DUINE. Da-rìreadh, a
Dhuin'-uasail, a chum am brògan a
Chaitheamh 'us obair fhaotainn dhomh fhein;
Ach, gu fìor, 'dhuin'-uasail, tha sinn a'

Deanamh là-feille chum Chaesair fhaicinn,
'Us ar gàirdeachas a nochdadh dha
'N àm a bhuaidh.

MAR. C'arson an gàirdeachas,
Ma ta; bheil e da-rìreadh tighinn
Dachaidh le buaidh? Agus cò iad na
Righrean ceannsaichte tha 'ga leantainn
Gu bail' na Ròimhe, a chum loinn a chur
Air 'charbadan-catha? A dhallaran
Neo-mhothachail, na's ìsle na nithean
Gun chìall! A dhaoine cruaidh chridheach,
An-iochdmhor na Ròimhe, nach b'eòlach
Sibh air Pompeidh? Is iomadh uair, is
Tric, a streap sibh suas ballachan cas,
Tùir àrda 's uinneagan, seadh, agus
Ri luaidhearan, naoidheanan 'nur
Gairdeanan, agus shuidh sibh an sin
Fad' la an dùil gu'm faiceadh sibh e
A' siubhal troimh shraidean na Ròimhe;
'Nuair a chunnaic sibh carbad Phompeidh
A' tighinn, chuir sibh suas aona sgread
Ard, 'chuir an abhainn Tìber, le rucail
Mactall' an còsaibh a bruachan, air
Chrith. Am bheil sibh, a nis, a' cur oirbh
Bhur n-aodach a's fhèarr? Agus am bheîl
Sibh a' gairm an la'n diugh 'na là-feille?
Agus am bheil sibh sgapadh bhlathan
Roimh cheuman an duin' sin tha tighinn
Am buaidh thar fuil Phompeidh? Bithibh falbh,
Ruith gu'r tighean, air bhur glùinean leibh
A dh'aslachadh nan dia na plàighean
A chumail air falbh uaibh a thoill bhur
Mi-thainge.

FLAB. Falbhaibh, falbhaibh, mo luchd-dùthch',
Agus airson a chionta mhòir seo,
Cruinnichibh gu bruachan 'n abhainn Tìber
Daoine bochda de'r seòrs, 'us silibh bhur
Deòir innte gus an eirich na
H-uisgeachan a's ìsle suas ri bilibh
Ard' a bruachan. [*Thug a' ghraisg an casan leo*
An gluaisear càil a's
Ìsle nan daoine seo? Dh' fhalbh iad gu leir
Balbh-theangaichte 'nan ciont. Gabh thus',
'Mharulluis, an rathad sin gu teampull
Iupiteir 'us theid mise rathad eile;
Ma chì thu iomhaighean-cloiche 'sam bith
Sgeadaichte le suaicheantas no sròl,
Rùisg iad.
MAR. Am faod sinn sin a dheanamh?
Is aithne dhuit gur h-e an diugh la cuirm
Lupercail.
FLAB. Cha dean sin atharrachadh
'Sam bith; na ceadaich idir iomhaighean
Chaesair bhi air an sgeadeachadh le
Suaicheantais buaidh; bheir mis' cuairt air a'
Bhaile 'us sgapaidh mi a' ghraisg o
Na sraidean; dean thus' an ni ceudna
Ma chì thu iad a' cruinneachadh an
Ceann a' cheile. Ma spionar o sgiathan
Chaesair na h-itean tha air ùr-fhàs,
Lughdaichidh sin a sgiathalaich gu mor;
Mur a deanar sin éirigh e os cionn
An t-sluaigh agus cumar sinn am fiamh
Na tràillealachd. [*Dh' fhalbh iad.*

An Dara Sealladh. *Aite farsuing.*

*Fuaim thrompaidean.* Caesar; Antonidh *na aodach ruith;* Calpùrnia, Pòrtia, Decius, Cicero, Brutus, Cassius, *agus* Casca *tighinn air adhart; an sluagh 'gan leantainn agus fiosaiche 'nam measg.*

Cae. Calpùrnia!
Cas. Uisdibh, uisdibh, 'nur tosd!
Tha Caesar a' labhairt. [*Sguir na trompaidean.*
Cae. Calpùrnia!
Cal. Tha mi an seo, mo thriath.
Cae. 'Nuair ruitheas
Antonidh, seas thusa na rathad.
Antonidh!
Ant. 'Chaesair, mo thriath!
Cae. Antonidh,
Na di-chuimhnich thusa 'nad chabhag
Beantuinn ri Calpùrnia, oir tha na
Seanairean ag ràdh seo, ma bhios bean
Mi-thorach air a bualadh air an
T-slighe choisrigte seo bithidh i air a
Leigheas bho aimhleas a mi-thorachais.
Ant. Cha dhi-chuimhnich; 'nuair chanas Caesar,
"Dean seo," nithear e.
Cae. Toisichibh, a nis!
'S na deanaibh di-chuimhn' air ni 'sam bith.
*Fuaim thrompaidean.*
Fios. 'Chaesair!
Cae. Seadh! cò tha gairm air m'ainm-sa?
Cas. Uisdibh! Bithibh 'nur tosd! [*Sguir an ceòl.*
Cae. Cò measg an
T-sluaigh seo tha gairm air Caesar? Tha mi

Cluinntinn guth na's sgreadaile 'nan ceòl
A' gairm "Caesar"; labhair! tha Caesar
Ag aomadh a chluais.

FIOS. Bi air d' fhaicill
Air a' chòigeamh-la-deug de'n Mhàrt.

CAE. Cò e an duine seo?

BRU. Fiosaiche tha
Ag earalachadh Chaesair a bhi
Air fhaicill air a' chòigeamh-la-deug
De'n Mhàrt.

CAE. Thoir leat an seo e. Leig dhomh
Aodann fhaicinn.

CASS. Thig o 'measg an t-sluaigh,
A dhuine, 'us amhairc air Caesar.

CAE. Ciod e their thu rium, a nis? Labhair!

FIOS. Bi air d' fhaicill air a' chòigeamh-la-
Deug de'n Mhàrt.

CAE. 'Se bruadaraiche th'ann;
Leigibh dha; siubhlaibh!

*Seid trompaid. Dh' fhalbh iad uile ach* BRUTUS *is* CASSIUS.

CASS. An teid thu chum
A' chùirs-a-ruith fhaicinn?

BRU. Cha teid.

CASS. Tha
Mi guidh' ort a dhol.

BRU. Cha'n 'eil miann cluich'
Annam; tha cuid de spiorad luaineach
Antonidh dhìth orm; na leig dhomh-sa,
A Chassiuis, bacadh a chur air do
Mhiann-sa; fagaidh mi thu.

CASS. A Bhrutuis,

Bheachdaich mi air do dhòighean, a nis,
Air son beagan ùin' air ais, 's cha'n fhaic
Mi 'nad shùilean an diugh an gràdh sin
A b' àbhaist a bhi annta dhomh fhein.
Tha do ghiùlan car rag is neònach do'n
Charaid sin tha dìleas duit.

BRU. 'Chassiuis,
Na bith air do mhealladh ; 's ma tha mo
Shùilean fo sgleò, 's ann tha leirsinneachd
M'inntinn air a thionndadh a steach air
An-shocair mo chridhe fhein. Tha boilean
De gach seòrs o chionn ghoirid 'gam bhuaireadh
'Sa bhuineas gu sònraicht' dhomh fhein, 'sa
Dh' fhaodas beachdan ceàrr a thogail an
Inntinn mo chairdean dìleas. Ach mo
Dheagh chairdean, agus thusa, 'Chassiuis,
'Nam measg, na cuireadh seo doilgheas mor
Oirbh ; ni mo na tog beachd na's fhaide
Ach seo :—ged a dhi-chuimhnich Brutus
Bochd a ghràdh a shealltainn do chairdean
Dìleas 's ann a thachair seo bho an-
Fhois inntinn fhein.

CASS. Bha mi, a Bhrutuis,
Ceàrr mu d' thaobh agus fo sheòladh mo
Cheàrr bheachdan chuir mi air chùl iomadh
Smuain a bha luachmhor, smuaintean airidh
Bha 'nam chridhe. Nis, a Bhrutuis uasail,
Innis dhomh seo, an urrainn thu d' aodann
Fhein fhaicinn ?

BRU. Cha'n urrainn, a Chassiuis ;
Cha'n urrainn sùil i-fhein fhaicinn, ach
Chì i a h'iomhaigh fhein air rud-eiginn
Eile.

CASS. 'S fìor sin; 'us tha e 'na aobhar
Bròin, a Bhrutuis, nach 'eil sgathan de'n
Leithid sud agad dh-ath-shoillsicheadh
Do luachmhorachd fhein steach 'nad shùilean
Gus am faiceadh tu d' fhaileas. Chuala mi
Daoin' airidh na Ròimhe—cha robh Caesar
Neo-bhàsmhor 'nam measg—'s iad a bruidhinn
Mu aintighearnas an linn 'san robh iad beò,
Gu'm bu mhiann leo leirsinneachd a bhi
An sùilean Bhrutuis.
BRU. Ciod an cunnart,
A Chassiuis, chum an treòraicheadh tu
Mi 'nuair a dh'iarradh tu orm sireadh
'Nam chridhe fhein air son na nithean sin
Nach 'eil idir ann.
CASS. 'Bhrutuis uasail,
Eisd ri seo:—'S math is aithne dhuit nach
Urrainn duit thu-fhein fhaicinn air dòigh
Na's fhèarr na ath-shoillsicht' air rud-eiginn
Eile; 'us, uime sin, seallaidh mise—
Do sgathan—dhuit gu modhail nithean
Tha annad air nach 'eil fhios agad
Fhein fhathast. Nis, a Bhrutuis, na bi
Diombach rium. Na 'm bithinn air mo mheas
Abhcaideach, agus a ghnà a' cur
An céill gu mi-nàrach mo dheagh-ghean
Ris gach neach a bhruidhneadh rium; agus
Ma's aithne dhuit gu'm bheil mi miodalach
Roimh aodann dhaoine, seadh, is 'gan càineadh
Aig cùl an cinn, agus a sìor chur
Dhiom mu m'thimchioll fhein aig bòrd-cuirm,
Meas mi, a Bhrutuis uasail, 'nam dhuine
Cunnartach is mi-nàrach.

*Seid thrompaidean is iolach ard.*

Bru. Ciod is
Ciall do'n iolach seo? 'Tha eagal orm
Fhein gu'm bheil an sluagh a' roghnachadh
Chaesair a bhi 'na righ thairis orra.
Cass. Seadh, am bheil eagal ort? Is e mo
Bheachd fhein nach miannach leat-sa Caesar
A bhi 'na righ.
Bru. Is fior sin; gidheadh,
'Tha gràdh mor agam dha, a Chassiuis;
C'arson tha thu 'gam chumail cho fada?
Ciod a chanadh tu rium? Ma tha dad
Agad ri ràdh a bhuineas do mhath
An t-sluaigh, seadh, cuir urram is bàs fa
Chomhair mo shùla 'us seallaidh mi orra
Le mi-churam; oir mar a mheasas
Mi urram na's àirde na eagal
A' bhàis, a reir sin, le deagh-ghean nan
Dia dhomh, soirbhichidh gach oidhirp leam.
Cass. 'S aithne dhomh, a Bhrutuis, gu'm bheil na
Feartan ard sin annad is iad cho
Follaiseach ri eireachdas do phearsa.
'Se urram ceann-teagaisg mo sheanchais.
Cha'n urrainn mi do bheachd-sa, ni mo
Beachd neach 'sam bith eile innseadh air
Nithean na beatha seo; ach air mo shon
Fhein dh' fhailtichinn am bàs roimh a bhi
Beò fo eagal neach 'sam bith coltach
Rium fhein. Rugadh mis', thusa cuideachd,
Mar Chaesar, 'nar daoine saor; dh' àraicheadh
Sinne 'us seasaidh sinn fuachd a' gheamhraidh
Cheart cho math ris-san. Air la àraidh

Fuar, gaoitheil, 'san abhainn Tìber a'
Bualadh gu h-an-fhoiseil air a tràigh,
Ars' Caesar rium-sa, " An dùraig thu,
A Chassiuis, leum comhla rium 'san t-sruth
Fheargach sin agus snàmh gus an rudh
Ud thall." Air ball leum mis', sgeadaichte
Mar bha mi, steach do'n abhainn agus
Ghairm mi air mo leantainn; rinn e sin.
Bheuc na stuadhan garg timchioll oirnn; ach
Dh'aindeoin sin, chothaich sinn 'nan aghaidh
Le feithean laidir, a' cur neart ar
Cridhe 'san obair. Ma's do rainig sinn
Ar n-uidhe ghairm Caesar, " Cuidich mi,
'Chassiuis, neo bàthar mi." Rinn mi
Mar rinn Aonghas, ar sinnsear ainmeil,—
'Nuair ghiùlain e sean Anchìses air
A ghualainn mach a lasraichean baile
Thròidh,—ghiùlain mi Caesar sàraichte
A stuadhan garg an abhainn Tìber.
Seadh, 's tha 'n duine seo an diugh air a mheas
'Na dhia, agus Cassius bochd 'na dhuine
Suarach dh' fheumas a dhruim a chromadh
Ma ghogas Caesar a cheann ris anns
An dol seachad. Bha teasach air 'san
Spàinn, agus aig àird' an tinneis seo
Chunnaic mis' mar chrith e; 'se 'n fhìrinn
Tha mi ag innseadh, chrith an dia seo.
Threig an fhuil na bilean gealtach aige,
Agus an t-sùil ud tha cumail an
T-saoghail fo eagal, chaill i a deàrrs'.
Chuala mi e a' gearan, agus an
Teanga sin a dh' iarr air na Romhanaich
Oraidean fhein a sgriobhadh sìos na'n

Leabhraichean, ghairm e, mar chaileag thinn,
"Thoir dhomh deoch, 'Thitiniuis." Mo thruaighe!
Is iongnadh leam-sa an ùghdarras
Tha duine cho neo-chomasach faighinn
Air an t-saoghal uaibhreach seo, agus mar
Tha gach sochar is inbh' ard air a
Shealbhachadh leis-san gu h-iomlan.

*Iolach is fuaim thrompaidean.*

BRU. Iolach eile! Is comharradh an iolach
Seo gu'm bheil urram eil' air a chur
Air Caesar.

CASS. Seadh, a Bhrutuis, tha e
Coiseachd an t-saoghail mhosaich seo mar
Fhamhair 'us tha sinne siubhal eadar
'Chasan mora 'nar daoine suarach a
Coimhead mu'n cuairt chum uaigh eas-urramaich
Fhaotainn dhuinn fhein. Tha dàn gach duine aig
Amanan na lamhan fein; seadh, 's ann
Oirnn fhein tha choire, a Bhrutuis chaoimh, 's cha'n
Ann 'nar dàn, gu'm bheil sinn 'nar n-iochdarain.
Brutus is Caesar! Ciod a' bhuaidh tha'n
Ainm Chaesair? C'arson tha 'n ainm sin air
A labhairt na's trice na d'ainm-sa?
Sgriobh sìos iad taobh ri taobh 's tha d' ainm-sa
Cheart cho àlainn; labhair iad, 's tha fuaim
D' ainm-sa cheart cho ceòlmhor; cuir air a'
Mheidh iad, 's tha d' ainm-sa cho cudthromach;
Cuir fo gheasaibh iad agus gluaisidh
Ainm Bhrutuis spiorad na mairbh cheart cho
Luath ri ainm Chaesair. Nis, an ainm nan
Diathan uile, ciod e an lòn-bidh
A bheathaich Caesar 'sa thug air fàs

Cho mor? La 'n diugh, is tu a th' air do
Nàrachadh! Chaill an Ròimhe pòr fala
Nan uaislean! O àm na dìle, cuin a
Chaidh linn seachad anns nach do dh'eirich còrr
Air aon duine mor a bha ainmeil
De cuid dhaoine? Cuin a b'urrainnear ràdh
Mu timchioll gu robh a mùrean a'
Cuairteachadh ach aon duine? Chuala sinn
Ar n-athraichean a luaidh air duine 'san
Linn a chaidh seachad, air ainm Bhrutuis,
A bhiodh na's sona 'san Ròimhe 'us i
Fo riaghladh an donais na fo righ.

Bru. Cha'n 'eil teagamh 'sam bith 'nam inntinn
Mu d' ghràdh dhomh fhein 'us air an astar
A dh' iarradh tu orm a dhol; innsidh
Mi dhuit uair-eiginn eile na smuaintean
Ud a bha 'nam inntinn mu chuisean
An la an diugh, ach aig an àm seo
Dh' iarrainn ort, le gach dùrachd mo chridhe,
Gu'n thu fhein a bhuaireadh na's fhaide;
Cnuasichidh mi air do sheanachas; 'us
Eisdidh mi ri d' sgeul le foighidinn
'Nuair a gheibh sinn àm chum cluinntinn
Agus freagairt a thoirt do smuaintean
Cho cudthromach; gus an àm sin, mo
Charaid airbhinnich, cnàmh na leanas;—
B'fheàrr le Brutus bhi 'na cheatharnach
Suarach na e-fhein a mheasadh 'na
Romhanach dh' aontaicheadh gu dìblidh
Le teanntachd 'sam bith a thuiteadh air
Troimh chruaidh-chàs nan àm.

Cass. Tha e gu dearbh
'Gam thoileachadh gu'n d' thug m' fhacal lag

Sradag ainteis á Brutus.

BRU. Tha na
Cluichean crìochnaicht' agus tha Caesar
A' tilleadh air ais.

CASS. An àm an dol
Seachad greimich air muinichill Chasca
Agus innsidh e dhuit, na dhoigh shearbh,
Na nithean àraidh sin a thachair
An diugh aig a' chluich.

*Ath-thilleadh* CHAESAIR *agus a luchd-leanmhuinn.*

BRU. Ni mi sin, ma ta;
Ach, 'Chassiuis, faic mar tha'm ball feargach
Air bathais Chaesair a' deargachadh,
'Us a luchd leanmhuinn mar gu'm bitheadh
Iad uile air an cronachadh; tha dath
A' bhàis air aodann Calpùrnia, 'us
Sùilean Chicero teinteach, conasach
Mar a chunnaic sinn gu tric iad an
Teampull Iupiteir 'se air a bhuaireadh
An comh-labhairt ris na Seanairean.

CASS. Innsidh Casca dhuinn ciod a thachair.

CAE. Antonius!

ANT. 'Chaesair!

CAE. Dh' iarrainn dlùth orm
Daoine reamhar, daoine mìn-cheannach chaidleas
Math air an oidhche; tha snuagh an acrais
Air Cassius caol ud; is cnuasaiche
Ro-dhomhain e; is cunnartach a
Leithid a dhaoine.

ANT. Na bi fo eagal,
A Chaesair, cha'n 'eil cunnart ann-san;
Is Romhanach e, uasal is aoidheil.

CAE. B'fhèarr leam e na bu reimhra! Ach is
Neo-eagalach mi roimhe, gidheadh, na'm
Bithinn buailteach do'n eagal, cha'n aithne
Dhomh neach a sheachnainn na bu luaithe
Na esan. 'S leughadair e; tùral
Agus geur-amhairceach air giùlan
Dhaoin' eile; cha toigh leis cluichean, mar is
Toigh leat-sa, 'Antonidh, 'us cha chaomh
Leis ceòl; cha thric a ni e gaire;
Agus tha 'n gair' aineamh sin, mar gu'm
Bitheadh, a' magadh air fhein 's a' cur
Dìmeas air an spiorad lag sin a
Dh' aontaicheadh gu fiù gair' a dheanamh
Ri dad 'sam bith. Is an-fhoiseil cridhe
Leithid seo dhaoine cho fad 'sa tha dream
Eil' ann tha na's measaile na iad fhein,
'Us do bhrìgh sin, is cunnartach iad.
'S ann tha mi 'g innseadh dhuit na nithean
Bu chòir eagal bhi rompa 's cha'n e
Na nithean tha cur eagail orm fhein.
Oir is Caesar mis a' ghnàth. Thig gu
Mo laimh dheis, tha a chluas seo bodhar,
Agus innis d' fhìor bheachd air.

*Seid thrompaidean. Dh' fhuirich* CASCA *an deigh* CAESAR *agus a luchd-leanmhuinn falbh.*

CASS. Tharruing thu
Mo chleòca; am bruidhneadh tu rium-sa?
BRU. Bhruidhneadh, a Chasca; innis dhomh ciod e
A thachair an diugh a chuir gruaim air
Aodann Chaesair.
CAS. C'arson? bha thu comhla
Ris; nach robh?

BRU. Na'n robh, cha'n fhoighnichinn
Dhìot de thachair.
CAS. Seadh, bha crùn air a
Thairgseadh dha, 's le cùl a laimh, *mar seo,*
Chaidh a thilleadh air ais leis; thoisich
An sluagh, an sin, a' glaodhaich gu h-àrd.
BRU. C'arson a ghlaodh iad an dara uair?
CAS. Airson an aon ni.
CASS. Ghlaodh iad an treas
Uair; c'arson bha sin?
CAS. Airson an ni
Ceudna.
BRU. Na thairgseadh e an treas uair?
CAS. Ciod eile; 'us dhiult e an crùn eadhon
Air an treas thairgsinn, na's caoibhneile
Gach uair; air seo fhaicinn ghlaodh an sluagh.
CASS. Cò e a thairg an crùn dha?
CAS. Cò, ach
Antonidh.
BRU. Innis dhuinn, a Chasca chaoimh,
An dearbh dhòigh air na rainneadh seo leis.
CAS. An dòigh! b'fhasa dhomh-sa gu mor mo
Chrochadh na sin a dheanamh. 'Se fìor
Ghoraich a bh' ann; cha d' thug mi 'n aire.
Chunnaic mi Marc Antonidh a' tairgseadh
Cruin dha, gidheadh, cha'n e righ-chrùn a
Bh' ann ach mar leas-chrun nan ard-uaislean,
Agus mar a dh' innis mi dhuit mar tha,
Chuir e uaith e a' cheud uair, ach, a
Reir mo bharail-sa, cha b'ann le dheòin.
Thairgseadh dha e an dara uair 'us
Dhiult se e air an aon dòigh. Chaidh a
Thairgseadh dha an treas uair, ach chuir se

Air ais e eadhon air an treas uair.
Agus gach uair a dhiult e, ghlaodh a'
Ghràisg 'us bhuail iad am basan salach,
Thilg iad suas an curraichdean-oidhche,
Agus, thug iad leigeil do dh-urrad
A dh-anail fìor mhi-thaitneach, gu'n robh
Caesar fhein faisg air a bhi tachdte
Leis an toit, oir 's fìor gu'n do thuit e
Sìos air ball ann an neo-thùr; ach air
Mo shon fhein, cha dùraiginn gair' a
Dheanamh air eagal, ma dh' fhosgailinn mo
Bheul, gu'm faighinn oiteag de'n anail
Seo nach cordadh rium.

CASS. Air do shocair,
Tha mi guidh' ort. Seadh, agus dh' fhanntaich
Caesar?

CAS. Thuit e sìos 'san àite-mhargaidh,
Balbh agus cop r'a bheul.

BRU. Tha fiamh na
Fìrinn air do sgeul; ar leam gu'm bheil
An tinneas tuiteamach air.

CASS. Cha'n 'eil,
Ach tha e oirnne.

CAS. Cha'n aithne dhomh ciod
Tha 'nad bheachd le sin, ach is deimhinn
Mi gu'n do thuit Caesar sìos. Rinn a'
Ghràisg am basan a bhualadh agus
Fuaim dìtidh le'm beul, a reir an
Riarachaidh a fhuair iad, mar a th' air
A ghnathachadh 's na tighean-cluiche; air
M' fhìor fhocal 's ann mar sin a rinneadh.

BRU. Ciod a thubhairt Caesar 'nuair a chaidh
E am feabhas?

Cas. Roimh dha tuiteam sìos,
Air dha mothachadh nach robh an sluagh
Deigheil air gu sealbhaicheadh e 'n crùn,
Dh' fhosgail e 'pheiteag agus thug e
Cuireadh dhoibh a sgòrnan a ghearradh.
Na'n robh mi 'nam fhear-ceàird bu chòir mo
Dhìteadh gu ifrinn comhla ris na
Cealgairean mur a deanainn an gniomh
A dh' iarr e oirnn. Thuit e, a nis, sìos.
'Nuair thainig e am feabhas, thubhairt e;—
"Ma rinn no ma thubhairt mi gu h-olc,
Gabhaibh, a dhaoin'-uasail, mo lethsgeul,
Oir 'se m' anmhainneachd a dh' aobhraich e."
Ghairm triùir no ceathrar bhoirionnach a
Sheas faisg orm, "Och, och, a dhuine chaoimh,"
'Us thug iad mathanas dha gu cridheil.
Is diùbhaidh iad-san co-dhiù. Chanadh
Iad na dearbh bhriathran ud ged a bhiodh
Caesar air na mathraichean ac' a
Lotadh le claidheamh.

Bru. 'N deigh sin thainig
E gu tùrsach air falbh?

Cas. Thainig.

Cass. An
D' thubhairt Cicero dad 'sam bith?

Cas. Thubhairt,
Labhair e Greigis!

Cass. Ciod i brìgh na
Thubhairt e.

Cas. Ud! ud! ma dh' innseas mi
Sin duit cha'n urrainn mi sealltainn 'nad
Aodann a rithist; ach iad-san a thuig
Na labhair e ghair' iad r' a cheile

Agus chrath iad an cinn; ach air mo
Shon fhein, cha do thuig mi; 'se Greigis
A bh' ann dhomh-sa. B' urrainn mi tuilleadh
Naigheachd innseadh dhuibh; tha Marullus
Is Flabhius, airson shròl a rusgadh
Dheth iomhaighean-cloiche Chaesair, ann
Am prìson. Slàn leibh. Bha barrachd gòraich
Na sin na 'm b' urrainn mi a thoirt gu
Cuimhne.

CASS. An tig thu dh' ith comhla rium
A nochd, a Chasca?

CAS. Cha tig; tha mi
Fo ghealladh airson na h-oidhche nochd.

CASS. An tig
'Thu gu d' dhìot am maireach?

CAS. Thig, ma bhios
Mi beò, agus thusa gun d' inntinn
Atharrachadh, 'us ma's fhiach na h-agad
Ith.

CASS. Ro mhath; bithidh sùil agam riut.

CAS. Faodas tu; soraidh. [*Dh' fhalbh* CASCA.

BRU. Nach e Casca
'Th' air fas neo-lochdach; bu mheamnach e
An uair chaidh e do'n sgoil.

CASS. Is fearail
Fhathast e an uair tha 'n àrd-ionnsaidh
Iomchuidh, g'e b'e mathair-aobhair na
Baogaid seo tha e nis a' nochdadh.
Tha 'modh bruidhinn seo 'na annlann do
A gheur-chainnt, a bheir air daoine na their
E a chnàmh le càil na's taitniche.

BRU. Theagamh gur h'ann mar sin a tha chuis;
An drasd gabhaidh mi mo chead; maireach,

Ma's àil leat bruidhinn rium, thig mi gu d'
Thigh; neo, ma's e a's àil leat, thig gu
M' thigh-sa 'us feithidh mi air do shon.
CASS. Ni mi sin; gus an àm sin cnuasaich
Air na cuisean sin tha tachairt mu d'
Thimchioll. [*Dh' fhalbh* BRUTUS.
Seadh, a Bhrutuis, is uasal
An duine thu; ach gidheadh, tha d' fheartan
Treibhdhireach, tha mi faicinn, comasach
A bhi air an claonadh o'n taobh a
B' àil leo; bu chòir, uime sin, inntinnean
Fiùghantach bhi tarruing dlùth r'a cheile.
Cò cho seasmhach nach urrainn a bhi
Air a lubadh? Cha toigh le Caesar
Mise, ach 's mòr a ghràdh do Bhrutus.
Cha thaitneadh Caesar rium-sa na'm bithinn
'N àite Bhrutuis. Tilgidh mi, an caochladh
Laimh-sgriobhaidh, mar gu'n tigeadh iad bho
Chaochladh dhaoine, cunntasan sgriobhte
Steach air uinneagan tigh Bhrutuis, a'
Cur roimhe am barail ard a th' aig sluagh
Na Ròimhe air; agus nochdaidh mi fo
Fhaicilleachd cainnt mar tha cridhe Chaesair
Miannachadh cliù. O'n àm seo a mach
Thoireadh Caesar fìor aire e-fhein a
Steidheachadh 'na ionad ard gu daingeann,
Oir gluaisidh sinn e, mur 'eil làithean
Na's doirbhe feitheamh. [*Dh' fhalbh* CASSIUS.

An Treas Sealladh. *Aite farsuing.—Sraid.*

*Tairneanaich is dealanaich.* Casca, *le chlaidheamh ruisgte na laimh, agus* Cicero *tighinn a steach o thaobh fa leth.*

Cic. Feasgar math dhuit, a Chasca; an d' thug
Thu Caesar dhachaidh leat? C'arson tha
D' anail 'nad uchd 's tu a geur-amhairc mar
Sin?
Cas. Nach 'eil eagal ort, 'san talamh
A' siudanaich mar ni neo-sheasmhach?
O, 'Chicero, chunnaic mise sean daraich
Chama, 'nuair bha gaoth throdanach na
Gaillionn aig àird' an neirt, air an spìonadh
O'm bun, agus an cuan uaibhreach le
Fearg is cathadh a bòcadh suas gu
Àird' nan speur, ach gus an oidhche nochd,
Gus an àm seo, cha d' shiubhail mi riamh
Troimh stoirm 'us i sileadh tein'-adhair.
Dh' fhaodte gu'm bheil buaireadh in-mheadhonach
Ann an nèamh, air neo, an saoghal a'
Fàs ro-dhàn air na diatha, 'gan sprotadh
Gu leir-sgrios a chur oirnne.
Cic. Seadh, 's na
Mhothaich thu riamh dad na's iongantaiche
Na seo?
Cas. Thog tràill—'s aithne dhuit e gu math—
Suas a lamh chlì, agus mar fhichead
Dorn-lìas aonaichte r'a cheile las is loisg
I, ach cha do chaith 's cha do mhothaich
An lamh sin teas an losgaidh. Teann ri

Teampull Iupiteir choinnich rium leòghann—
Agus o'n àm sin cha deachaidh mo
Chlaidheamh ann an truaill—a dh' amhairc orm
Gu ro-fhiadhaich ach a chaidh seachad
Gun mo bhuaireadh. An sin thainig mi
Air ceud boirionnach an cuideachd a' cheile
'Us iad fo eagal a' bhàis; mhionnaich
Iad seo gu'm fac iad daoine 'nan lasair
Theine coiseachd sìos is suas na sraide.
Seadh, 'us eadhon an dé shuidh comhchag
Aig àm meadhon la, 'si a' dùrdan
'Sa' sgreadail, 'san àite-mhalairt. 'Nuair a
Thachras nithean cho iongantach aig
An aon àm na leigeamaid do dhuine
A ràdh, "Is e seo an t-aobhar; tha
Iad nàdurach." 'Se mo bharail fhein
Gu'm bheil na nithean iongantach seo
'Nan fìor dhroch chomharraidhean air an
Amsir tha romhainn.

CIC. Is neònach, gu dearbh,
An àm 'sa bheil sinn. Ach faodaidh daoine
Am mìneachadh fhein a chur air na
Nithean tha tachairt ged 's tric tha iad
Colg dhìreach an aghaidh na fìrinn.
An tig Caesar gu teampull Iupiteir
A maireach?

CAS. Thig; 's dh' iarr e air Antonius
Fios a chur 'gad dh' ionnsaidh-sa gu robh
E teachd am maireach.

CIC. Oidhche mhath dhuit,
A Chasca. Tha iarmailt bhruaileanach
An la 'n diugh neo-fhreagarrach airson
A bhi coiseachd a muigh.

CAS. Soraidh leat,
A Chicero. [*Dh' fhalbh* CICERO.

CASSIUS *tighinn a steach.*

CASS. Cò tha sin?
CAS. Romhanach.
CASS. Casca, 'se do ghuth-sa th'ann.
CAS. Is geur
Do chluas. A Chassiuis, de 'n oidhch' a th'ann?
CASS. An deagh oidhch' airson dhaoine treibhdhireach.
CAS. Cò a riamh a chunnaic na speuran
A' bagradh mar seo?
CASS. Iad-san dh' fhiosraich
Lochd an t-saoghail. A thaobh cunnart na
H-oidhche nochd, 'Chasca, choisich mi na
Sraidean gu neo-sgàthach, m'uchd fosgailte
Do na clachan-meallain agus m'aodach
Gun a thrusadh mu m'thimchioll, mar tha
Thu faicinn; seadh, 'us 'nuair a dh' fhosgail,
Mar gu'm b'e, doimhneachd nan speur le
Gorm dheàrrs' lubanach an tein'-adhair,
Ghluais mi na dhearbh shlighe is bhoillsgeadh.
CAS. C'arson a bhrosnaich thu na neàmhan?
'Se dleas dhaoine bhi fo eagal agus
Air chrith bho leithid seo theachdairean
Tha na diathan cumhachdach a' cur
Thugainn a chum iongnadh a chur oirnn.
CASS. Is neo-thùral thu, 'Chasca, agus
A' bheothalachd sin tha gnàthach do
Romhanaich a dhìth ort, no cha'n 'eil
Thu 'g a cur nis ann an cleachdadh. Tha
An-shocair nan speur 'na cuis-eagail
Duit cho uamhasach 's gu'm bheil i cur

Droch thuar a'bhais 'nad aodann agus
Dùr-amhairc 'nad shùilean. Ma rannsaichear
Priomh-aobhar nan cuisean tha tachairt—
C'arson na teintean 's na taibhsichean,
Na h-eunlaith is beathaichean de gach
Seòrs? C'arson tha sean daoine, amadanan
Is clann bheag a' geur-chnuasachadh? Seadh,
C'arson tha iad seo gu leir air an
Claonadh o'm feartan duthchasach is
Gnàthaichte gu staid mhi-nàdurraich is
Uamhasaich?:—Chionn 's gu'm bheil iad air am
Brosnachadh o neàmh gu bhi 'nan rabhadh
'S 'nan cuis-eagail do dhuthaich uamhasaich
Air chor-eiginn; 'se sud an t-aobhar.
B'urrainn mis', 'Chasca, duin' ainmeachadh
Dhuit tha anabarrach coltach ris an
Oidhche nochd, duine tha deanamh fuaim mar
Thairneanach, soluis mar thein'-adhair,
Tha fuasgladh uaighean 'us a' beucail
Mar an leòghann an teampull Iupiteir;
'Us e gun a bhi na's foghaintiche
Na sinn fhein ann an gniomh, dh' aindeoin sin,
Air fàs uamhasach is eagalach,
Mar na nithean neònach tha tachairt.

CAS. 'Se Caesar tha 'nad inntinn; nach e,
A Chassiuis?

CASS. Cha d' thubhairt mi cò:
Tha, eadhon fhathast, feithean righinn
'Us calpan laidir aig na Romhanaich
Mar bh' aig an sinnsearachd. Ach, mo thruaighe!
Tha smioralas ar n-athraichean marbh
Annainn 's tha spiorad ar mathraichean
'Gar riaghladh; tha'r neo-thapachd agus

Farasdachd fo'r cuinge dearbhadh sin.
CAS. Tha air innseadh dhuinn gu'm bheil ann am
Beachd nan Seanairean Caesar a ghairm
Na righ am maireach, le cothrom an
Crùn a chaitheamh an àite 'sam bith, air
Muir no air tìr, ach anns an Eadailt.
CASS. 'S aithne dhomh, a reist, c'àit an gleidh
Mi am biodag seo. Saoraidh Cassius
E-fhein bho bhraighdeanas. Tha spiorad
Na saòrsainn, a dhiatha, nearteachadh
Na meat-chridhiche chum teicheadh a chur
Air aintighearnas; 's cha chum tùraichean
Cloiche, ballachan umha righinn, daingnichean
Dùinte no bannaibh laidir iarainn
An t-àrd-spiorad sin fo cheannsal. A'
Bheatha sin, sgìth de dh-ana-cothroman an
T-saoghail seo, cha'n 'eil i a dh' easbhuidh
Cumhachd no meadhoin a chuireas ás
Di-fhein. Ma's aithne dhomh seo, is aithne
Do'n t-saoghal e cuideachd, faodaidh mi
A' chuing sin fo bheil mi a thilgeil
Dhìom 'nuair tha sin iomchuidh dhomh dheanamh.

*Sìor thairneanach.*

CAS. 'S urrainn mise sin cuideachd; seadh, 's tha
An lamhan gach traill an ni sin a
Dh' fhaodas am braigdeanas ghiorrachadh.
CASS. C'arson, a reist, tha e ceadaichte do
Chaesar a bhi 'na chuingear? An duine
Bochd! Chionn 's gu'm bheil na Romhanaich 'nan
Caoraich tha esan 'na mhadadh-allaidh,
'Us 'nam feidh tha esan 'na leòghann.
Iad-san a thogadh teine mor an ùin'

Ghèarr cuiridh iad connlach thioram ris
An toiseach. Nach oilteil, salach is
Neò-ghlan an Ròimhe 'nuair tha innt' urrad
De sprùileach a lasas chum ni cho
Gràineil ri Caesar a shoillseachadh!
Ach mo thruaighe! C'àit an do threòraich thu
Mi? Dh' fheudte gu'm bheil mi an drasd a
Bruidhinn ri traill tha riaraichte le
Dhaòrsa; ma tha, feumaidh m' fhreagairt a
Bhi deas, ach tha mi uidheamaicht', agus
Is neo-shuimeil dhomh-sa cunnart.

CAS. 'S ann
Ri Casca tha thu bruidhinn agus
Faodas tu a dheanamh gun eagal.
Greimich air laimh orm; oidhirpich chum
Leasachadh a dheanamh air deuchainnean
An àm agus theid cas Chasca 'sa
Chuis cho fad' air adhart ris a' chois
A's fhaid' a theid.

CASS. Tha cumhnant eadarainn.
Dh' innsinn seo dhuit, a Chasca; ghluais mi,
Mar tha, daoin' àraidh, cliùiteach na Ròimhe,
Chum ionnsaidh on'rach ach fìor chunnartach
A dheanamh comhla rium fhein, agus
Tha iad an drasd a' feitheamh orm aig
Sgàil-doruis Phompeidh; oir air oidhche
Ghailbheach, mar a th' ann, is neo-choltach
Gu'm bi neach 'sam bith siubhal sraidean.
Is cosmhuil snuagh na h-oidhch' an nochd ris
An obair fhuiltich, theintich, uamhasaich
Th' againn fo laimh.

CAS. Seas dlùth rium tiotadh,
Tha duin'-eiginn teachd ann an cabhag.

CASS. 'Se Cinna th' ann ; is aithne dhomh a cheum ;
Tha e na charaid dhuinn.

*CINNA tighinn a steach.*

'Chinna, c'àit
Am bheil thu dol 'sa chabhaig seo ?
CIN. Air
Do lorg-sa. Cò e ? Metellus Cimber ?
CASS. Cha'n e ach Casca, aig a' bheil làn-
Fhios air ar rùn. Bheil iad a' feitheamh
Orm, 'Chinna ?
CIN. Is taitneach sin dhomh-sa ;
Nach uamhasach an seòrs oidhch' a th' ann !
Chunnaic dithis no triuir dhinn nithean
Neònach.
CASS. Bheil iad feitheamh orm, innis dhomh ?
CIN. Tha ; 'Chassiuis, na 'm b'urrainn duit Brutus
Uasal chlaonadh gu'r taobh-na—
CASS. Na bi
Thusa an iomaguin ; gabh thusa am
Paipear seo, a Chinna chòir, agus
Càraich e an cathair priomh cheannard
A' bhaile far faighear e le Brutus,
Agus tilg seo a steach air 'uinneag ;
Seulaich seo le ceir air iomhaigh-cloiche
Sean Bhrutuis ; an deigh sin, greas gu sgàil-
Doruis Phompeidh far am bi sinne.
Bheil Decius is Trebònius lathair ?
CIN. Thatar gu leir lathair ach Metullus,
'S chaidh esan gu d' thigh chum do shireadh.
Theid mi air m' adhart 'us fagaidh mi
Na paipearan mar a dh' iarradh orm.
CASS. Thig gu tigh-cluiche Phompeidh 'nuair a tha

D' obair-sa air a criochnachadh. [*Dh' fhalbh* CINNA.
Thig, 'Chasca, agus chì sinn Brutus
Fhathast na thigh fhein ma's bris an la.
Tha trì-phàirt dheth againn mar tha, ach
Air an ath-chonnspoid bithidh e gu
H-iomlan againn.
CAS. O, is àrd e an
Cridheachan an t-shluaigh, 'us, uime sin, na
Nithean a's oilbheumaich annain-ne
Chomh-iomlaideadh aodann-san, mar sheun
Drùidheil, gu urram is òirdheirceas.
CASS. Is cothromach a dh' amais thu air
Luach àraidh an duine seo agus an
Fheum th' againn de leithid. Falbhamaid,
Oir tha e nis as deigh meadhon oidhche.
Ma's bris an la dùisgear e agus
Bithidh sinn cinnteach ás. [*Dh' fhalbh iad.*

## AN DARA CLUICH

A' CHEUD SEALLADH—*An* RÒIMHE. *Gàradh* BHRUTUIS, BRUTUS *tighinn a steach.*

BRU. Ho! 'Luciuis, ho! Cha'n urrainn mi, o
Chùrs nan reul, tomhas cia 'n uair maidne th'ann.
'Luciuis! bu mhath leam bhi buailteach do'n
Throm-chadal seo. 'Luciuis, duisg, 'Luciuis!

LUCIUS *tighinn a steach.*

LUC. Na ghairm thu, mo thriath?
BRU. Cuir, a Luciuis,
Caol-choinneal 'nam sheòmar-sa; 'nuair a
Shoillsichear i thig ann seo 'us gairm orm.

Luc. Thig, mo thriath. [*Dh' fhalbh* Lucius.
Bru. 'S ann troimh a bhàs-san a
Shaoras sinn an Ròimhe, 's cha'n fhiosrach dhomh
Annam fhein eud 'sam bith na aghaidh
Ach air sgàth maith mo dhùthcha. Shanntaich
E an crùn, 'us 'se seo an t-amharus,
Gu'm faod sannt a' chrùin aird seo muthadh
Chuir air a nàdur. Is e an la
Grianach a bheir a mach an nathair,
Agus teagaisgidh seo dhuinn a bhi
Cùiseach 'nar siubhal. An crùn air-san!
Ma ni sinn sin, tha mi 'g aideachadh
Gu'm bheilear cur gath ann a dh' fhaodas
Cron a dheanamh uair-eiginn. Tha glòir
Na mòrachd air a mhi-bhuileachadh
'Nuair tha cumhachd is àmhgar coguis
Air an sgaradh o cheile leatha; agus
Cha'n fhiosrach dhomh àm, ma dh' innseas mi
An fhìrinn mu Chaesar, b' urrainn mi
Ràdh co-aige bha chumhachd a's mò thairis
Air, 'chridhe no reùsan. 'Se irioslachd
Inntinn, mar tha dearbhta gu coitchionn,
A' cheud fàradh ris an tionndaidh
An t-òganach glòir-mhiannach aodann;
Ach an uair a ruigeas e an ceum-
Tarsainn a's fhaide shuas, cuiridh e a
Chùl ris an fhàradh, 'sa shùilean air
Na neòilibh a' deanamh tàir air na
Ceuman suarach air na dhìrich e.
Faodaidh Caesar seo a dheanamh, seadh,
Agus ma's oidhirpich e sin, cuiribh
Bacadh air. Agus chionn nach 'eil na
Smuaintean seo a' dealbhadh fìor-ghiùlan

Chaesair, faodar an cur mar 'leanas:—
Na comasan th' aige, air am meudachadh,
Ruithidh iad air falbh leis; uime sin,
Samhlaich e ri úbh nathair a dheanadh
Aimhleas a reir a ghnè 'nuair thigeadh
E gu inbhe beatha; bu chòir, a reist,
An t-òg nathair a smàladh 'san t-slige.

*Ath-thilleadh* Luciuis.

Luc. Tha choinneal a' lasadh 'nad sheòmar,
Mo thriath. Fhuair mi am paipear seo, 's air
A sheulachadh mar tha sibh faicinn,
'Nàm bhi sireadh ailbhinn, 'san uinneag,
'S tha mi cinnteach nach robh e an sin
'Nuair chaidh mi gu m' leabaidh.

*Sineadh na litreach thuige.*

Bru. Air ais, 'ghille,
Gu d' leabaidh; cha'n 'eil an la air briseadh.
Nach e am màireach an còigeamh-la-
Deug de'n Mhàrt, a ghille?
Luc. Cha'n aithne dhomh,
Mo thriath.
Bru. Seall 'sa mhiosachan, 's thoir fios
Air ais thugam. [*Dh' fhalbh e.*
Luc. Ni mi sin, mo thriath.
Bru. Tha camhanach na maidne a' toirt soluis
Gu leòir dhomh chum na litreach 'leughadh.

*Fosgladh na litreach, 'sa leughadh.*

"'Bhrutuis, tha thu 'nad chadal, duisg suas
Agus amhairc ort fhein. 'N dean an Ròimhe, etc.,
Labhair, buail, ath-leasaich! A Bhrutuis,

Tha thu 'nad chadal; duisg suas!" Is tric
Tha earail de'n t-seòrsa seo air am
Fàgail an àitean air mo shon-sa.
"An dean an Ròimhe, etc.," 's ann mar seo a
Dh' fheumas mi an litir chur r'a cheile:—
An seas an Ròimhe fo smachd aon duine?
Seadh, an Ròimhe? Dh'fhuadaich mo shinnsear
Tarquin, 'nuair bha e na righ, o shraidean
Na Ròimhe. "Labhair, buail is ath-leasaich."
Am bheil mi air m'earalachadh gu
Bruidhinn is gu bualadh? O, a Ròimhe!
Geallaidh mi seo, ma thig piseach air
Ar n-oidhirp gheibh thu gach iarrtas aig
Lamhan Bhrutuis!

*Ath-thilleadh* Luciuis.

Luc. Mo thriath, tha ceithir-
La-deug de'n Mhàrt nis air a chaitheamh.

*Bualadh air taobh stigh an doruis.*

Bru. Ro-mhath. Gu'n dorus leat; tha duin'-eiginn
A' bualadh. [*Dh' fhalbh* Lucius.
O'n àm sin a bhrosnaich
Cassius mi 'n aghaidh Chaesair, cha do
Phrip mo shùil. An ùine sin a ruitheas
Eadar àm reiteachaidh airson cuis
Oilteil agus an gniomh deant', tha i
Mar fhaoin-sgleò no bruadar neo-chneasda,
'S tha 'n t-aingeal tha treòrachadh aignean
Dhaoine ann an comh-labhairt le'n gnè
Thalmhaidh; uime sin, tha cor duine aig an
Àm sin cosmhuil ri rioghachd bhig tha
Dol troimh seòrsa de bhriseadh-a-mach.

*Ath-thilleadh* Luciuis.

Luc. Mo thriath, 'se do bhrathair, Cassius, a
Th'aig an dorus ag iarraidh d' fhaicinn.
Bru. Bheil e na aonar?
Luc. Cha'n 'eil, mo thriath,
Tha feadhainn eile comhla ris.
Bru. D' aithnich
Thu iad?
Luc. O, cha d' aithnich, mo thriath; tha'n
Comhdach-cinn air a tharruing sìos mu'n
Cluasan agus na h-aodainn aca
Leth-fholaichte 'nam falluingean gus nach
Aithnichear iad air comharradh 'sam bith.
Bru. Thoir a steach iad. [*Dh' fhalbh* Lucius.
Is iad seo luchd na
Comh-fhoill. O, a chomh-fheall! bheil nàr ort
Do bhathais chunnartach shealltainn fo
Dhorchadas oidhche 'nuair tha uilc de gach
Seòrs a' siubhal mu'n cuairt? O, c'àit am
Faigh thu troimh an la uamh dubh-dhorcha
Gu leòir chum d' aogais ghràineil a chleith?
Na sir àite, a chomh-fheall! Cleith d' aogas
Fo fhiamh-ghair' is cheanaltas giùlain,
Oir ma choisicheas tu na sraidean
Le d' aodann mi-nàrach, cha cheil Erebus
Fhein thu o shùilean dhaoine.

*Luchd na comh-fhoill*—Cassius, Casca, Decius, Cinna, Metullus Cimber *is* Trebònius *tighinn a steach.*

Cass. Tha mi anns
A' bheachd gu'm bheil sinn ro-dhàn ann
A bhi cur dragh oirbh an àm bhur fois.

Maduinn mhath dhuibh, a Bhrutuis; am bheil
Sinn a' cur cus dragh oirbh?

BRU. Bha mi 'nam
Dhuisg fad na h-oidhche agus air mo
Chois mu thuaiream air uair a thìde.
'N aithnich mi 'na fir tha comhla riut?

CASS. A h-uile h-àon diubh; 's iad gu leir toirt
Urraim duit, 'us togarrach gu'm biodh
Do bharail ort fhein cho ard ris a'
Bharail th' aig gach Romhanach uasal
Ort. Is e seo Trebònius.

BRU. 'Se bheatha
Gu m' thigh-sa.

CASS. Seo Decius Brutus.

BRU. Bheath-sa cuideachd.

CASS. Seo Casca, Cinna,
Agus Metullus Cimber.

BRU. Is e bhur
Beatha gu leir. Ciod e na cùraman
Àraidh tha eadar bhur sùilean 'us
An oidhche?

CASS. Facal leat, tha mi guidhe.

BRUTUS *is* CASSIUS *a cagar r'a cheile.*

DEC. Is e seo an àirde 'n ear; am bris an
La 'san àirde seo?

CAS. Cha bhris.

CIN. Le'r cead, a
Dhaoin'-uasail, brisidh, 'us na sreathan
Fann ud tha bruchdadh troimh na neòilibh,
Is iad teachdairean an la th' annta.

CAS. Aontaichibh araon gu robh sibh ceàrr.
An àirde sin tha mi nochdadh le mo

Chlaidheamh, is i an t-àite ás a' bheil
A' ghrian ag éirigh, 'us a' giùlan
Leatha, gus an àirde deas, òg-amsir
Na bliadhna ; 'us da mhios an deigh seo
Deàrrsaidh teintean na greine air thùs
Na's fhaisg' air an àirde tuath. An seo,
Dìreach os cionn teampull Iupiteir,
Tha'n àird' an ear.

BRU. Thoiribh dhomh greim laimh,
Gach fear agaibh.

CASS. Agus leigeamaid
Mionnachadh air ar bòidean.

BRU. Stadaibh !
Cha mhionnaich ; mur 'eil aogas dhaoine,
Fulangas ar spioraid, 'us ana-ceartas
Laghan na tìre ach mar bhrosnachadh
Lag dhuinn, grad stadaibh, agus gu bhur
Leapaibh diamhain gach fear agaibh, 'us
Leigibh le aintighearnas stràiceal a
Làn-cead gus an tuit gach duin' agaibh
'Na àm suidhichte. Ma tha iad-san tha
'Nad chuideachd, 's tha earbs agam asda,
Téo-chridheach gu gealtairean sprotadh
Agus gu cridheachan bhoirionnach
A neartachadh chum cruadail sheasamh,
Seadh, ma ta, a luchd mo dhùthcha, ciod
An ni tha dhìth oirnn gu sprotadh chum
Ath-leasachadh a chur air an ana-
Ceartas seo ach ar n-ana-cothrom fhein ?
Ciod an ceangal eil' eadar Romhanaich
Thug seachad am bòidean 's nach dìbir
'Sa chuis ? Ciod eil' ach treibhdhireas an
Geall ri treibhdhireas ; is mur bi seo

Mar seo tuitidh sinne 'san oidhirp.
Faodaidh sagartan, gealtairean, daoin'
Amhuilteach, sean deòiridhean bochda,
Agus an leithid sin a dhaoine a
Dh' fhailticheas eucoir, faodaidh iad-san
Mionnachadh;—na deòiridhean ud tha
Fo an-amharus dhaoin' eile, mhionnaicheadh
Iad gu'n ana-ceartas fhein a dhìan:—ach
Na smàlaibh feartan ar n-ionnsaidh no
Fearalas neo-cheannsaichte ar spioraid
Leis an smuain seo, gu feum ar n-aobhar
No ar gniomh bòidean-mionnachaidh orra.
An Romhanach sin a bhriseadh am
Bòid a's lugha thug e seachad, bhiodh
Gach boinne fala bha 'na chuislean
Air a mhaslachadh.

CASS. Ach ciod a ni
Sinn le Cicero? An sgrùdaich sinn
A bharail? 'Se mo bheachd-sa gu'm bi
E air ar taobh-ne.

CAS. Na fàgaibh air
An taobh a muigh e.

CIN. Cha'n fhàg, gu dearbh.

MET. Bu chòir e bhi leinn, oir cheannaicheadh
A leadain liath dhuinn deagh thoil an t-sluaigh
Agus an guth chum ar gniomharan
A' mholadh; canar gu'n threòraich a
Ghliocas ar lamhan, agus bithidh
Gòraich ar n-òige air a' cheileadh
Fo stòldachas a ghiùlain-sa.

BRU. Na
Ainmich an duine sin, 's na leigeamaid
Leinn buaireas 'sam bith a chur air, oir

Cha lean e dad idir a chuirear
Air chois le daoin' eile.

CASS. Fàgar a muigh
E, a reist.

CAS. Cha bu chòir e bhi leinn.

DEC. An cuirear grobadh air neach 'sam bith
Ach Caesar?

CASS. 'S math thubhairt thu, 'Dheciuis;
'Nam bheachd-sa, cha ghlic an guiomh e
Marc Antonidh, caraid ionmhuinn Chaesair,
Fhàgail 'na dheigh, oir gheibhear e 'na
Chleasaiche seòlta, 'us na meadhonan
A th'aige, air am meudachadh, b'urrainn
Iad campar a chur oirnn; chum seo
A chasgadh is fheudar dhoibh tuiteam
Le cheile.

BRU. An ceann a ghearradh dheth an
Toiseach agus an deigh sin an corp
A lotadh, bhiodh sin 'na ghniomh fuilteach,
'Us shealladh e corruich 'na mhort is
Gamhlas 'na bhàs, oir 's roinn de Chaesar
Antonidh. Leigeamaid leinn iobairt
A chur suas ach cha'n ann mar mhortairean,
A Chaiuis. An aghaidh spiorad Chaesair,
'S cha'n 'eil fuil an spiorad dhaoine, tha
Sinne gu leir a' seasamh. O, gu'm
B'urrainn sinne spiorad Chaesair a
Smàladh gun a cholainn a lotadh!
Ach mo thruaighe, is fheudar dhuinn fuil
Chaesair a dhòrtadh! 'Us, a chairdean
Caomha, leigeamaid leinn a mharbhadh
Gu dàn ach gun chorruich. Deanamaid
A chorp 'sgoltadh, cha'n ann mar chlosaich

Shuaraich a thilgeamaid gu na coin,
Ach mar lòn-bidh freagarrach chum a chur
Fa chomhair nan diathan, seadh, agus
Leigeamaid do'r cridheachan, eadhon
Mar mhaighstirean seòlda, ar luchd-muinntir
A bhrosnachadh gu boil, agus an
Deigh sin, mar gu'm b'e, an cronachadh;
Cuiridh seo sgàil air ar n-obair an
Sùilean dhaoine suarach agus measar
Sinn, cha'n ann 'nar mortairean ach 'nar
Luchd-saòraidh; agus, nis, a thaobh Mhairc
Antonidh, na bi fo chùram mu
Dheighinn, oir chuireadh gairdean Chaesair,
No Caesar gun cheann air, barrachd
Campar oirnn na esan.

CASS. Dh' aindeoin sin,
Tha eagal orm roimh a chionn agus
Gu'm bheil gràdh mor aige do Chaesar.

BRU. Uisd, a Chassiuis chaoimh, cum d'inntinn
Aig fois; ma tha gràdh aig Antonidh
Do Chaesar 'se ni bu fhreagarraiche
Dha a dheanamh, a dhol gu bàs leis,
Agus bhiodh sin gu dearbh na dheagh ghniomh,
Oir is miannach e air cluichean, air
Faoineis agus air fearas-chuideachd.

TREB. Cha'n 'eil aobhar eagail ann, uime sin,
Na leigeamaid dha a dhol gu bàs.
An deigh seo, ma's beò e, 's ann a ni
E ceòl-gaire mu bhàs Chaesair.

*Uaireadair a' bualadh.*

BRU. Uisdibh!
Cunntaibh builean an uaireadair.

CASS. Chaidh
Trì 'bhualadh.
TREB. Tha'n àm dhuinn dealachadh.
CASS. Ach tha imcheist oirnn a thaobh an tig
Caesar a mach an diugh, oir tha e
Air fàs saobh-chràbhach o chionn ghoirid,
'Us tha bheachdan an diugh colg dhìreach
An aghaidh nam beachdan a b' àbhaist
A bhi aige a thaobh bhruadaran,
Cruthan na h-inntinn 'us comharraidhean
De gach seòrsa; dh' fheudte gu'm bheil na
Nithean uamhasach tha tachairt, fiamh
Neo-ghnàthaicht' na h-oidhche nochd agus
Comhairl' a chairdean a' cur bacaidh
Air a thighinn gu teampull Iupiteir
An diugh.
DEC. Na bithibh fo eagal air
A cheann sin, is ged a bhiodh sin na
Bheachd 's urrainn mis' inntinn a chlaonadh.
Is caomh leis a chluinntinn gu'm bheil na
H-àon-adharcaich air am mealladh le
Craobhan, math-ghamhainn le gloineachan
Agus na h-elephaint mora le toill;
Leòghannan le h-eangaich agus daoine
Le brosgul; seadh, 's ma dh' innsear dha gur
Fuathach leis-san brosgul, aontaichidh
E le sin, agus tha e sealltainn,
'San dearbh àm, gu'm bheil e fo bhuaidh
An dearbh ghalair. Leig gu m' obair mi,
'Us lùbaidh mis' a chàil inntinn gu
An taobh a's àill leam, agus bheir mi
Leam e gu teampull Iupiteir.
CASS. Seadh,

'S theid sinn gu leir 'ga iarraidh.
BRU. Aig an
Ochdamh uair; an e sin an uair a's
Fhaide?
CIN. Is e; 's na meataichibh aig an
Àm sin.
MET. Tha gamhlas aig Ligarius
Do Chaesar chionn 's gu'n chronaich se e
Airson a bhi a' moladh Phompeidh;
Is iongnadh leam nach do smuainich sibh
Air-san.
BRU. Nis, a Mhetulluis chaoimh, falbh air
A thoir; tha baigh aige dhomh-sa, oir is
Ion da sin; thoir an seo e gun dàil
'Us cuiridh mis' e ann an deagh fhonn.
CASS. Tha mhaduinn a' teannadh oirnn; gabhamaid
Ar cead, 'Bhrutuis; agus, a chairdean,
Deanaibh ioma-sgaoileadh, 's cuimhnichibh
Na thubhairt sibh 's gur h-e fìor Romhanaich
A th' annaibh.
BRU. A dhaoin'-uasail, bithibh
Aighearrach 'nur caithe-beatha, 's na leigeamaid
Do'r gnùis gnè ar n-oibre a shealltainn,
'S bu chòir ar rùn a ghiùlain leis an
Stòldachas spioraid sin bhuineas do
Chleasaichean na Ròimhe. Nis, 'dhaoin'-uasail,
Maduinn mhath dhuibh gu leir.
[*Dh' fhalbh iad gu leir ach* BRUTUS.
'Ille, 'Luciuis!
Na shuain chadal! Is coma leam, 'ille,
Gu'm mealadh tu do dheagh chadal milis.
Cha'n 'eil curaman sàrachal, faoin
An t-saoghail a' cur dragh air d'inntinn,

Uime sin, is sunndach do chadal.

Pòrtia *tighinn a steach.*

Port. A Bhrutuis, mo thriath!
Bru. Ciod, a Phòrtia?
C'arson a dh' eirich thu an drasd? Cha'n
'Eil e airson maith do shlaint thighinn
A mach 'nad ana-cothrom air maduinn
Fhuair mar seo.
Port. Ni mò, airson do shlaint
Fhein. Ghoid thu gu neo-chaoibhneile, a
Bhrutuis, o m' leabaidh-sa, agus an
Oidhche raoir, aig àm do shuipear, dh' eirich
Thu gu h-obann, choisich thu air ais
'S air adhart, do ghairdeanan tarsainn
A cheile, a' dùrdan 's ag osnaich riut
Fhein, agus dh' amhairc thu orm gu neo-
Chneasda an uair a dh' fhoighnich mi dhiot
Fàth do ghearain; dh' fhoighnich mi rithist;
Thachais thu do cheann is bhreab thu an
Ùrlar gu brais le d' chois; theannaich mi
Ort le m' cheist, ach fhreagair thu le bras-
Chrathadh do laimh, a' comharrachadh
D'fhàgail; rinn mi sin, air eagal gu'm
Biodh do mhi-fhoighidinn—air a' lasadh
Mar tha—air a' mheudachadh le mo
Dhanadas, 'us an dochas gur h-e
Bh'ort am fraoch-inntinn sin tha'n drasd
'Sa rithist a' cur an-shocair air
A h-uile duine; cha leig an an-shocair
Seo leat ith, bruidhinn no cadal, 's na'n
Deanadh e urrad a' dh' atharrachadh
Air do cholainn 's tha e deanamh air

D'inntinn, cha'n aithnichinn thu, 'Bhrutuis.
M' thriath! siuthad, innis dhomh fàth do ghearain.
BRU. Cha'n 'eil mi 'nam shlainte, sin uile.
PORT. Tha Brutus tuigseach 's na'm bitheadh a shlaint
Air briseadh dheanadh e oidhirp air
E-fhein a shlanachadh.
BRU. Seadh, 's tha mi
A' deanamh sin; a Phòrtia ghaolach,
Falbh gu d' leabaidh.
PORT. Am bheil Brutus tinn?
Am bheil e airson math do shlaint' a
Bhi coiseachd le d' aodach neo-thruiste
Mu d' cholainn 'sa deothail a steach mi-
Fhallaineachd na maidne? Seadh, 'Bhrutuis,
Bheil thu tinn, 'san goid thu o d' leabaidh
Bhlath a chum phlàighean gabhaltach na
H-oidhch' a chur gu dùlan agus do
Thinneas a lasadh na's mo le
Dubh thungaidheachd 'n àile neo-ionnlaidte?
Cha'n 'eil thu tinn 'nad cholainn, 'Bhrutuis,
Ach tha oilbheum air chor-eiginn 'nad
Inntinn agus bu chòir mise—do
Bhean—bhi fiosrach air; agus, air mo
Ghlùinean, tha mi guidh' ort géill a thoirt
Do'n àilleadh sin a thug buaidh ort uair-
Eiginn, na bòidean gaoil a thug thu
Dhomh-sa agus am bòid shònraichte
A rinn a h-àon de'n dithis dhinn; seadh,
Tha mi guidh' ort gu'n innis thu dhomh-sa,
Do leth-fhein, mathair-aobhair truimead
D' inntinn, agus cò iad na daoine bha
Ann an comh-labhairt riut an nochd, oir
Bha sianar no seachdnar dhaoine lathair

A dh' fholaich an aghaidh eadhon o
Dhorchadas na h-oidhche.
BRU. Na lùb do
Ghlùn dhomh-sa, a Phòrtia ghaolach.
PORT. Cha bhiodh sin iomchuidh na'm biodh tusa,
A Bhrutuis, cneasda; ach innis seo dhomh,
A Bhrutuis, bheil e 'nar boid-pòsaidh
Nach bu chòir fios bhi agam-sa air
Rùintean diamhair 'sam bith a bhuineas
Duit-sa? Bheil annam-sa ach thu-fhein
Ann am bigead a chumas tu comhla
Ruit aig àm do bhidh, chomh-fhurtaicheas
Do leabaidh, 'us ris am bruidhinn thu
'Nuair tha sin iomchuidh dhuit? An tuinich
Mi ach a mhàin ann an iomallaibh
Do dheagh spèis? Mur a h-'eil i ach seo,
Cha'n 'eil i 'na mnaoi ach 'na ball-cluiche
Do Bhrutus.
BRU. Is tusa m' fhìor bhean is
Urramach, 's cho fìor ionmhuinn leam-sa
Ris an fhuil deirg a tha sireadh mo
Chridhe bronach.
PORT. Na'm b'fhìor sin, bu chòir fios
Bhi agam air d' rùintean. Aontaichidh
Mi gu'm bheil mi 'nam bhoirionnach, ach,
Cuiream ris, boirionnach a ghabh am
Morair Brutus gu bhi 'na mnaoi dha
Fhein; seadh, boirionnach le deagh ainm is
Nighean Chato. Saoil thu nach 'eil mi
Os cionn laigse mo ghnè 's mi air mo
Ghineadh leis an deagh athair agus
Pòsda ris an deagh fhear-pòsda? Innis
Dhomh-sa do rùintean, 's cha mheall mi do

Mhuinghinn annam ; thug mi le mo dheòin,
Agus chum mo dhìlseachd a dhearbhadh,
Lot guineach do mo shliasaid ; an neart
Inntinn a ghiùlain sud ghiùlaineadh
E rùintean diamhair m'fhear-pòsda fein.

BRU. A dhiatha, deanaibh mise fìor airidh
Air an àrd-mhnaoi uasail seo !

*Bualadh air taobh stigh an doruis.*

Eisd, eisd !
Tha duin'-eiginn a' bualadh. Steach leat,
'Phòrtia, agus uair-eiginn eile
Dòrtaidh mi 'nad uchd rùintean diamhair
Mo chridhe, gach ionnsaidh a th' agam fo
Laimh agus mathair-aobhair dubh-bhròin
Mo ghnùis. Rach air falbh gu h-aithghearr.
[*Dh' fhalbh* PÒRTIA.
'Luciuis, cò sin tha bualadh aig
An dorus ?

LUCIUS *is* LIGARIUS *tighinn a steach.*

LUC. Tha duine tinn a bhruidhneadh
Riut, mo thriath.

BRU. Caius Ligarius, air
An d'thug Metullus iomradh. 'Ille, seas
A thaobh. 'Chaiuis Ligariuis ; seadh, nis ?

LIG. Tha mi guidhe dhuit, bho theanga lag,
Maduinn mhath.

BRU. 'Chaiuis fhearail, c'arson,
Aig an àm seo, tha thu caitheamh breid
Air do cheann ? B' fhèarr leam nach robh thu tinn.

LIG. Cha'n 'eil mi tinn ma tha aig Brutus

Àrd-ionnsaidh 'sam bith a shloinneadh fìor
Onarach.

BRU. Tha 'n dearbh-ionnsaidh sin agam
Fo laimh, a Ligariuis, ma tha do
Chluas earbsach gu leòir chum a chluinntinn.

LIG. An ainm nan diathan uile ris an
Lùb na Romhanaich uile an glùin, tha
Mi tilgeil dhìom mo thinneas! Anam
Na Ròimhe! a mhic threin a ghineadh bho
Leasraidh onarach, is tu an drùidh
A mhosgail suas mo spiorad claoidte.
Nis, iarr orm ruith agus cothaichidh
Mi ri nithean eu-comasach, seadh,
'Us gheibh mi lamh-an-uachdar orra.
Ciod a th' agaibh r'a dheanamh?

BRU. Greim oibre
A shlanaicheas daoine tinn.

LIG. Seadh, 's nach 'eil
Cuid-eiginn ann is eiginn duinn a
Dheanamh tinn?

BRU. Is fheudar sin cuideachd.
An greim oibre is fheudar a dheanamh,
A Chaiuis, innsidh mi dhuit air an
T-slighe a dh' ionnsaidh an fhir air an
Dean sinn i.

LIG. Air bhur bonnaibh agus
Le cridhe ath-ùraichte leanaidh mise
Chum gniomh 'sam bith a ghabhail os laimh;
Seadh, is leòir dhomh-sa Brutus a bhi
'Gam threòrachadh.

BRU. Lean mis, a reist.

[*Dh' fhalbh iad.*

An Dara Sealladh. *Tigh Chaesair. Tairneanaich is dealanaich.* Caesar *tighinn a steach 'na chomhdach oidhche.*

Cae. Neàmh no talamh cha'n 'eil aig fois an
Nochd. Trì uairean ghairm Calpùrnia
'Na cadal, "Cobhair, thatar marbhadh
Chaesair." Cò tha stigh?

Seirbhiseach *tighinn a steach.*

Seirbh. Mo thriath?
Cae. Imich,
'Us iarr air na sagartan iobairt
A chur suas gun êis agus thoir fios
Air ais air toradh an t-saothair sin.
Seirbh. Ni mi sin, mo thriath. [*Dh' fhalbh e.*

Calpùrnia *tighinn a steach.*

Calp. Ciod tha 'nad bheachd
A dheanamh, 'Chaesair? Dhol air d'adhart?
Cha charaich thu o d' thigh fhein an diugh.
Cae. Theid Caesar air adhart, 's na nithean sin
A bhagras air cha sheall iad ach air
A chulthaobh; teichidh iad roimh aodann
Chaesair.
Calp. Cha do leag mi mo thaic a
Riamh, a Chaesair, air modhanan faoin,
Ach, dh' aindeoin sin, tha iad an diugh cur
Eagail orm. Tha neach-eiginn stigh 'san
Tigh ag aithris—a bhàrr air na chual
'S na chunnaic sin fhein—mu nithean sàr-

Uamhasach a chunnaic am fear-faire;
Mu leòghann boirionn a rug air sraid;
Mu uaighean a dh' fhosgail a mach 'sa
Thug suas am marbh; mu fheachdan colgarra,
An gnàth-òrdugh airm, a chothaich an
Aghaidh a cheil' air na neòilibh, 'sam
Fuil a' bràonadh sìos air teampull Iupiteir;
Fuaim a' chomhraig turlingeadh troimh an
Iarmailt; sitrich nan each 'us gearan-
Bais 'nam fear leòinte, seadh, agus mu
Sgreadal àrd-ghuthach thaibhsean air feadh
Nan sraidean. O, 'Chaesair, 's do-thuigsinn
Na tachartan seo, 's tha eagal mor
Orm romp'.

CAE. A' chrioch sin th'air ullachadh
Dhuinn leis na diathan uile-chumhachdach
Cha'n urrainnear a sheachnadh, gidheadh,
Theid Caesar air adhart, do bhrìgh nach 'eil
Na rabhaidhean seo dha-san ach do'n
T-saoghal gu h-iomlan.

CALP. 'Nuair chaochaileas
Deircich cha'n fhaicear ruineagan-iorbaill,
Ach 'nuair shiubhleas flath tha na h-àrd
Nèamhan fhein a' deàrrsadh an sgeòil do'n
Chinne-daonna.

CAE. Tha'm bàs a' tighinn
Gu tric air gealtairean ma's caochail
Iad, 's cha bhlais na treun-fhir air a' bhàs
Ach aon uair. An iongnadh a's mo
A chuala mi riamh, 's tha e neònach
Dhomh-sa, is e sin, an t-eagal th'air
Daoine o'n bhàs, crioch neo-sheachanta,
Agus a thig 'nuair thig e.

*Ath-thilleadh an t-seirbhisich.*

Ciod e
Sgeul nam faidheadairean?

SEIRBH. Cha'n iarradh
Iad oirbh carachadh bho'n tigh an diugh.
As deigh a' mhionaich a spionadh ás
An iobart cha robh lorg air cridhe 'sa
Bheathach.

CAE. Bhiodh Caesar 'na bheist gun chridhe
Na'n cumadh an t-eagal 'san tigh an
Diugh e; cha'n fhuirich Caesar aig an
Tigh an diugh; 's math is aithne do Chunnart
Gu'm bheil Caesar na's cunnartaiche
Na e-fhein; is leòghannan sinn 'nar
Dithis a rugadh an t-àon la, agus
'S mis fear a's sine 'us a's uamhasaiche;
Theid Caesar do theampull Iupiteir.

CALP. Ubh, ubh, mo thriath! tha do ghliocas fo
Smachd do mhuinghinn; na rach gu teampull
Iupiteir an diugh; abair gur h-e
M' eagal-sa tha 'gad chumail aig tigh;
Cuiridh sinn Marc Antonidh gu tigh
Nan Seanairean agus canaidh e
Riu nach 'eil Caesar 'na shlaint an diugh;
Ceadaich dhomh, 's mi air mo ghlùinean, seo
A dheanamh, a Chaesair.

CAE. Abraidh Marc
Antonidh nach 'eil mo shlaint ro-mhath
An diugh, agus a chum d' iarrtas a
Riarachadh fuirichidh mi aig an tigh.

DECIUS *tighinn a steach.*

Seo Decius Brutus a' tighinn 's ni
Esan an teachdaireachd.

DEC. Ceud fàilt, a
Chaesair! fàilt na maidne ort, 'Chaesair
Urramaich. Thainig mi gu d' sheòladh
Gu tigh nan Seanairean.

CAE. 'Us thainig
Thu ann an deagh àm chum m' altachadh-
Beatha ghiùlain gu na Seanairean
Agus innseadh dhoibh nach tig Caesar
An diugh; bhiodh e neo-fhìor a ràdh nach
Urrainn dhomh, 'us na bu neo-fhìoraile
Nach dùraig mi; cha tig mi an diugh;
Innis sin doibh, a Dheciuis.

CALP. Abair riu
Gu'm bheil e tinn.

CAE. An cuir Caesar fios-
Breige thuca? Na shìn mi mo lamh am
Buaidh cho fad a mach, 's nach b' urrainn mi
An fhìrinn innseadh do shean daoine?
A Dheciuis, imich agus innis dhoibh
Nach tig Caesar an diugh.

DEC. A Chaesair
Ard-chumhachdaich, innis dhomh fàth-sgeòl air
Chor-eiginn air eagal gu'n deanar
Culaidh-mhagaidh dhìom 'nuair a dh' innsear
Dhoibh suim mo theachdaireachd.

CAE. Tha'm fàth sin
'Nam thoil-sa; cha tig mi; is leòir sin
Chum nan Seanairean a riarachadh;
Ach chionn is gu'm bheil gràdh agam dhuit,
Agus airson d' inntinn 'shocrachadh,
Innsidh mi dhuit an t-aobhar. Tha mo

Bhean, Calpùrnia, 'gam chumail aig
An tigh. Bhruadaraich ise an raoir
Gu'm fac i fìor fhuil a ruith, mar gu'm
B' ann bho fhuaran le ceud sruthan, bho
Iomhaigh-cloiche Chaesair, agus gu'n do
Thionail comhlan de Romhanaich laidir
Le fiamh-gair' orra agus nigh iad
An lamhan 'san fhuil; tha seo na beachd
Na chomharradh gu'm bheil cunnartan
A' teannadh dlùth oirnn; agus air a
Glùinean dh' aslaich i gu'n carachadh
Bho'n tigh an diugh.

DEC. Is ceàrr uile gu leir
Am mìneachadh tha sibh a' cur air
A' bhruadar seo; 'se bruadar sealbhach
A th'ann, 'us tha e taisbeanadh dhuinn
Gur h'ann uat-sa a dheothalas na
Romhanaich fuil laidir as ùr, 's gu'm
Bith àrd-uaislean na Ròimhe deigheil air
Cuimhneachan fhaotainn de d'fhuil a bhios
Mar shuaicheantas prìseil doibh 'n deigh seo.
Is e seo am mìneachadh ceart air
Bruadar Calpùrnia.

CAE. 'S math a dh' amais
Thu air dubh-cheist a' bhruadair seo.

DEC. Seadh, 'nuair a chluinneas tu na 's urrainn
Mi innseadh, 'us seo agaibh e nis:—
Cho-aontaich na Seanairean crùn a'
Thairgseadh do Chaesar cliùiteach an diugh.
Ma chuireas tu fios thuca nach tig
Thu, faodaidh iad an rùn atharrachadh,
Seadh, agus chanadh neach-eiginn an
Culaidh-mhagaidh, "Cuiribh sgapadh air

Na Seanairean gus an àm sin an
'Tig bruadar na's sealbhaiche gu mnaoi
Chaesair." Ma cheileas Caesar e-fhein,
Canaidh an sluagh, "Seadh, tha eagal air
Caesar." Mathanas, 'Chaesair! 'Se mo
Ghràdh mor dhuit tha 'gam bhrosnachadh gu
Seo innseadh 's tha mo reùson na chul-
Taic do mo ghràdh.

CAE. Nach faoin d'eagal a
Nis, 'Chalpùrnia! Tha nàir' orm gu'n do
Ghéill mi; thoir dhomh mo thrusgan agus
Theid mi air m' adhart.

PUBLIUS, BRUTUS, LIGARIUS, METELLUS, CASCA, TREBÒNIUS *agus* CINNA *tighinn a steach.*

Seallaibh, tha Publius
A' tighinn air mo thòir.

PUB. Fàilt na maidne
Air Caesar.

CAE. Fàilt, a Phubliuis; seadh,
A Bhrutuis, bheil thus a' gluasad cho
Tràth cuideachd? Maduinn mhath dhuit, 'Chasca.
A Chaiuis Ligariuis, cha robh Caesar
A riamh 'na nàmh dhuit cho mor ris an
Tinneas chritheanach dh' fhàg thu cho caol.
Ciod i an uair?

BRU. A Chaesair, tha ochd
Air bualadh.

CAE. Tha mi 'nur comain airson
Bhur modh is saothair.

ANTONIDH *tighinn a steach.*

Seallaibh Antonidh,

Ged 's deigheil e air caithris na h-oidhch'
Am fearas-chuideachd tha e air chois.
Fàilt na maidne, 'Antonidh.

ANT. A lethid
'Fhàilte dhuit fhein, a Chaesair airbhinnich.

CAE. Bithibh ag ullachadh a bhi falbh.
Is coireach mis' airson na moille seo.
Nis, 'Chinna; nis, 'Mhetulluis; 'Threbòniuis,
Biodh seanchas beag eadarainn uair-eiginn.
Cuimhnich gu'n tig thu gu m' thigh-sa an
Diugh; bi dlùth, gus an cuimhnich mi ort.

TREB. 'S mi bhios, a Chaesair. [*Air leth thaobh.*
Cho dlùth 's gu'm bi
Do dheagh chairdean na's riaraichte mi bhi
Na's fhaid' uat.

CAE. Thigibh a steach, 'chairdean,
A dh'òl leam beagan fìona; as deigh
Sin, theid sinn mar dhlùth chairdean air ar
'N adhart gun éis.

BRU. *Air leth thaobh.* Tha cridhe Bhrutuis fo bhròn,
A Chaesair, 'nuair a chnuasaicheas e
Nach 'eil gach ni, ged 's ionann iad an
Cosmhalachd, da-rìreadh mar shaoilear!
[*Dh' fhalbh iad.*

AN TREAS SEALLADH. *Sraid faisg air teampull* IUPITEIR. ARTEMIDÒRUS *tighinn a leugadh paipeir.*

ART. "'Chaesair, bi air d' fhaicill o Bhrutus.
Thoir an aire air Cassius; na tig faisg
Air Casca; thoir sùil air Cinna; na
Cuir earbs ann an Trebònius; amhairc
Gu math air Metullus Cimber; is beag

An gràdh a th'aig Decius Brutus dhuit;
Rinn thu dochair air Caius Ligarius;
Tha iad gu leir aonaichte 'nam measg
Fhein an aghaidh Chaesair; mur 'eil thu
Neo-bhàsmhor amhairc air gach taobh dhìot,
Géillidh tearuinteachd do chlìcearachd
Comh-fhoill; gu'n dìan na diathan cumhachdach
Thu; do dheagh charaid, Artemidòrus."
Seasaidh mi seo gus an teid Caesar
Seachad 'us bheir mi seo dha, mar gu'm
B'e, an riochd fir-tagraidh. Is mor mulad
Mo chridh' aig meud an eud tha gnàthaicht'
'N aghaidh nan deagh bheusan. Ma leughas
Tu seo, 'Chaesair, dh' fheudte gu'm bi do
Bheath air a caomhnadh; mur a leugh, tha
Freasdal an comh-aigne leis na daoi.

[*Dh' fhalbh e.*

AN CEATHRAMH SEALLADH. *Ait' eile de'n t-sraid cheudna mu choinneamh tigh* BHRUTUIS. PÒRTIA *is* LUCIUS *tighinn air adhart.*

PORT. Siuthad, 'ille, ruith gu tigh nan Seanairean;
Na fuirich gu m' fhreagairt ach bi falbh;
C'arson tha thu fuireach ann an sin.
LUC. Airson fios mo theachdaireachd, 'bhean-uasal.
PORT. Bhitheadh tu 'n sin 's air d' ais a rithist
Mu choinneamh an ùin' a ghabhainn-sa
R'a innseadh ciod bu chòir dhuit 'dheanamh
'Nuair a ruigeadh tu. O, a fheart na
Dìlseachd, bi seasmhach air mo thaobh 's cuir
Meall mor eadar mo chridhe 's mo theanga!
'Si inntinn duin' a th' annam ach neart

Boirionnaich; seadh, 's do-chomasach do
Bhoirionnach a comhairl' fhein a chumail;
Bheil thu an seo fhathast, a ghille?

Luc. 'Bhean-uasal, ciod bu chòir dhomh dheanamh?
Gu teampull Iupiteir 'nam ruith
'Us air m' ais a rithist?

Port. Seadh, 'ille, 's thoir
Fios thugam bheil do thriath 'na shlainte,
Oir bha e gearan 'nuair a dh' fhalbh e.
Amhairc gu math air Caesar 'us air
Na fir-tagraidh tha dlùth mu'n cuairt air.
Eisd, 'ille! ciod e am fuaim ud?

Luc. Cha chuala
Mi dad, 'bhean-uasal.

Port. Eisd gu furachail;
Chuala mi fuaim, mar bhuaireas dhaoine,
'Siubhal leis a' ghaoith 'sa' tighinn bho
Àirde teampull Iupiteir.

Luc. Air m' fhacal,
'Bhean-uasal, cha 'n 'eil mi cluinntinn dad.

Fiosaiche *tighinn a steach.*

Port. Thig an seo, a dhuine; cia as a thug
Thu do choiseachd?

Fios. O mo thigh fhein, a
Bhean-uasal chaomh.

Port. Ciod i an uair th' ann?

Fios. Mu thuaiream 'naoidheamh uair, 'bhean-uasal.

Port. An do ghluais Caesar fhathast gu teampull
Iupiteir?

Fios. Cha do ghluais, 'bhean-uasal.
Tha mi air m' shlighe gu m' àite seasaidh
Chum 's gu'm faic mi e 'n àm dol seachad.

PORT. Tha cuis-thagraidh agad ri Caesar,
Nach 'eil?
FIOS. Tha sin agam, 'bhean-uasal.
Ma thaitnicheas e do Chaesar mo
Chluinntinn, iarraidh mi air a bhi 'na
Charaid da fhein.
PORT. C'arson? 'n aithne dhuit
Dochar 'sam bith rùnaicht na aghaidh?
FIOS. Cha 'n aithne, ged 's mor mo bharail gu'm
Faod tuiteamas air chor-eiginn tachairt.
La math leibh; is aimh-leathan an sraid
An seo; am mor-shluagh tha aig sàilean
Chaesar—seanairean, ceannairdean is
Fir-thagraidh—mùchaidh iad sean duine fann
Gu bàs; siridh mi àite neo-shluaghmhor
Agus an sin bruidhnidh mi ri mòr-
Chaesar 'san dol seachad.
PORT. 'S eiginn domh
A dhol a steach. Mo thruaighe! is lag
An ni cridhe boirionnaich! O, 'Bhrutuis,
Gu'n deònaich Nì-math piseach air bhur
N-ionnsaidh! Is fìor e, chual' an gille mi.
Tha cuis-thagraidh aig Brutus ris nach
Eisd Caesar. O, tha mi fannachadh!
Ruith, 'Luciuis, le m' dheagh dhùrachd gu m'
Thriath; abair ris gu'm bheil mi subhach;
Till thugam 'rithist leis an fhreagairt
A bheir e dhuit. [*Dh' fhalbh an dithis.*

## AN TREAS CLUICH

A' cheud sealladh. *Baile na* Ròimhe; *mu choinneamh teampull* Iupiteir. *Na* Seanairean *suidhe shuas.*

*Comhlan dhaoine agus 'nam measg* Artemidòrus *is am* Fiosaiche. *Fuaim thrompaidean.* Caesar, Brutus, Cassius, Casca, Decius, Metullus, Trebònius, Cinna, Antonidh, Lepidus, Popilius, Publius, *etc., tighinn a steach.*

Cae. Tha'n còigeamh-la-deug de'n Mhàrt air teachd.
Fios. Seadh, a Chaesair, ach cha'n 'eil crioch air
Fhathast.
Art. Fàilt, 'Chaesair! leugh am paipear seo.
Dec. Tha Trebònius 'g iarraidh oirbh, 'nuair tha
Àm freagarrach agaibh, an tagradh beag
Seo a leughadh.
Art. 'Chaesair, leugh m' fhear-sa
An toiseach oir tha e buntainn na's
Fhaisge dhuit fhein; leugh e, a Chaesair mhòir.
Cae. An ni a bhuineas dhomh fhein fàgaidh
Mi gus an deireadh.
Art. Na dean moille;
Leugh e gun dàil!
Cae. Ciod! am bheil an duine
Seo ás a chiall?
Pub. A dhuine, ás a seo.
Cass. An iarr sibh bhur cuisean-tagraidh air
An t-sraid? Thigibh gu teampull Iupiteir.

Caesar *dol suas gu Tigh nan Seanair agus an sluagh a leantainn.*

POP. Is e m' ghuidhe gu'n teid leibh 'nur n-obair
An diugh.
CASS. De'n obair, a Phopiliuis?
POP. Soraidh leat. [*Siubhal suas dlùth ri* CAESAR.
BRU. Ciod 'thubhairt Popilius?
CASS. Gu'm bu mhiann leis soirbheachadh thighinn
Air ar n-obair; tha eagal orm gu'm
Bheil ar rùn aithnichte measg an t-sluaigh.
BRU. Seall, tha e dol an còmhail Chaesair;
Cum do shùil air.
CASS. A Chasca, bi clis,
Oir tha eagal oirnn gu'm bi sinn air
Ar casgadh. 'Bhrutuis, ciod an ni sinn?
Ma gheibhear fàth air ar rùn cha till
Cassius no Caesar gu bràth air ais,
Oir cuiridh mis' crioch orm fhein.
BRU. 'Chassiuis,
Bith seasmhach; cha'n ann air ar n'obair
Tha Popilius Lèna a' bruidhinn,
Oir seall am fiamh-ghair' a th' air, 's cha'n 'eil
Muthadh air aogas Chaesair.
CASS. 'S math is
Aithne do Threbònius 'àm, oir seall, 'Bhrutuis,
Tha e breugadh Marc Antonidh ás an
Rathad. [*Dh' fhalbh* ANTONIDH *is* TREBÒNIUS.
DEC. C'àit am bheil Metullus Cimber?
Thoir air 'dhol gu grad le chuis-thagraidh
Gu Caesar.
BRU. Tha e nis labhairt ris.
Teannaibh faisg air agus bithibh 'nur
Cùl-taic dha.
CIN. A Chasca, 's tus a' cheud
Fhear a thogas lamh.

CAE. Am bheil sinn uile
Deas? Ciod na docharan a dh'fheumas
Caesar 'sa Sheanairean a chur ceart?
MET. A Chaesair chumhachdaich, chliùitich is
Àrd, tha Metullus Cimber a' tilgeil
Roimh do chathair àird cridhe iriosal.

*Dol air a ghlùinean.*

CAE. Feumaidh mi casgadh a chur ort, a
Mhetulluis; oir faodaidh na modhanan
Dìblidh seo tha thu nochdadh gluasad
A chur air fuil dhaoine lag, 'us laghan
Socraicht' na tìr' a chlaonadh gu taobh
Mar fhaoin bheachdan cloinne bige; seadh,
'S na smuainich 'nad ghoraich gu'm bheil fuil
Chaesair cho lag 's gu'n leagh i o 'gnè
Dhuthchasaich fo na faoineasan sin
A thaisicheas na h-amaidich; tha mi
Ciallachadh le mo bhriathran, cainnt mhin,
Shodalach, modhanan neo-dhuineil,
Agus umhlachd mhiodalach chon-tighe.
Chaidh do bhrathair fhuadachadh fo àithne
Reachda na tìr', 'us ma dh' aslaicheas
Tu gu sodalach air do ghlùinean
Air a shon, theid do thilgeil as mo
Shlighe mar chù, agus cuimhnich nach teid
Fuasgladh air an àithne-fhuadachaidh
Laghail a leagadh air do bhrathair
Gun aobhar riarachaidh bhi agam.
MET. Am bheil guth na's fiachaile no idir
Na's binne an cluasan Chaesair 'nam
Ghuth-sa a dh' fhuasglas 'n àithne-fhuadachaidh
Tha 'n aghaidh mo bhrathair?

BRU. Cha'n ann am
Brosgal, a Chaesair, tha mi pògadh
Do laimh, ach chionn 's gu'm bheil mi sireadh
Saòrsa gun dàil do Phublius Cimber.
CAE. Ciod, a Bhrutuis?
CASS. Mathanas, 'Chaesair;
Gu ìsleachd do chosaibh tha Cassius
A' tuiteam ag aslachadh saòrsa
Phubliuis Chimbeir.
CAE. Dh' fhaodte mo ghluasad
Na'm bithinn mar Chassius; na'm b'urrainn
Mi urnuigh a dheanamh a ghluaiseadh,
Ghluaiseadh urnuighean mi; ach tha mi
Seasmhach mar reul na h-àirde-tuath; samhail
Bunaiteis na reil seo—cha'n 'eil idir
A leithid 'san iarmailt. Tha 'n iarmailt
Sgeadaichte le sradagan dò-aireamh,
'S tha iad gu h-iomlan teinteach agus
A deàrrsadh gu h-àlainn, ach cha'n 'eil
Ach a h-àon 'nam measg tha cumail a
H-àit; mac-samhail an t-saoghail tha làn
De dhaoine tuigseach, ach dh'aindeoin sin, cha'n
'Eil ach a h-àon 'nam measg tha cumail
Inbhe do-chiosnaicht' is neo-ghluaisichte,
Agus is mis' an duine sin. Leigeam
Dhomh beagan mhìneachadh air a cheann
Seo:—bha mi seasmhach 'sa bheachd gu'm bu
Chòir Cimber a bhi air fhuadachadh,
Agus tha mi dìleas do'n àithne sin
A chumas e 'na fhuadan.
CIN. 'Chaesair!—
CAE. Bi falbh! An tog thu suas Olimpus?
DEC. A Chaesair chliùitich,——

CAE. Nach robh Brutus
Fhein neo-tharbhach 'na shaothair—
CAS. Labhair,
Lamhan, air mo shon-sa!

*Thug* CASCA *a' cheud lot, muinntir na comh-fhoill agus* BRUTUS *a leantainn.*

CAE. Et tu, Brute!

*Thuit* CAESAR.

CIN. A shaòrsa! a chead! tha aintighearnas marbh!
Air feadh nan sraid leibh agus glaodhaibh
Na focail ud gu h-àrd.
CASS. Falbhaibh gu
Na cubaidean 'us gairmibh a mach
"Saòrsa, cead is ceartas."
BRU. A dhaoine,
'Us a Sheanaire, na bithibh fo
Eagal; fuirichibh, seasaibh 'nur tàmh;
Tha glòir-mhiann, a nis, air a dhìoladh.
CAS. A suas leibh do'n chubaid, a Bhrutuis.
DEC. Agus Cassius cuideachd.
BRU. C'àit a' bheil
Publius?
CIN. Tha ann an seo 's 'na bhreislich
Leis a' cheannairc.
MET. Seasaibh dlùth r'a cheile,
Oir faodaidh caraid air chor-eiginn
Do Chaesar——
BRU. Na can smid mu sheasamh.
Fàilt ort, 'Phubliuis. Cha thuit dochar
'Sam bith ort-sa no air Romhanach eile;
Innis sin doibh, 'Phubliuis.

CASS. Air d' astar,
A nis, 'Phubliuis, ma's bi thu air
Do leònadh ma thig sluagh ro-bhras oirnn.
BRU. Siuthad, nis, air d' astar leat, ma's fhaod
Coire tuiteam air neach ach orra-san
A rinn an gniomh.

*Ath-thilleadh* THREBÒNIUIS.

CASS. C'àit a' bheil Antonidh?
TREB. Theich e an amhluadh mor gu a thigh;
'Us tha daoine, mnathan is clann bheag
A' geur-amhairc 'us a ruith mar gu'm
Bitheadh la a' bhreitheanais air teachd.
BRU. A dhiatha! taisbeanaibh dhuinne bhur
Toil-inntinn; gu'n tig am bàs, tha fhios;
Is e àm is sineadh a mach ar
Làithean a tha cur dragh oirnn.
CAS. Esan
A ghiorraicheas a bheath' fhein fichead
Bliadhna tha'n urrad sin na's lugha
Aige chum a bhi fo eagal a' bhàis.
BRU. Seadh, 'us a' bheil am bàs 'na bhuannachd
Dhuinn an uair-san? Air a bhonn seo tha
Sinne, a ghiorraich beatha Chaesair, 'nar
Cairdean da. Cromaibh, a Romhanaich,
Cromaibh 'us nighibh bhur gàirdeanan
A suas gu'r n-uileannan, 's bhur claidhnean
Cuideachd, ann am fuil Chaesair. An deigh
Sin coisichidh sinn na sraidean, eadhon
Do'n àite-mhargaidh, crathadh os àrd
Ar claidhnean dearg 'us a gairm gu h-àrd,
"Sìth, cead is saòrsa."
CASS. Cromaibh, 'chairdean,

Agus nighibh. Ann an dùthchannan
Neo-ghinnt' 'us cainntean neo-aithnichte
An diugh bithidh iomradh 'n àrd-ghniomh seo
Air a thric-luaidh ann an cleas-chluichean.
Bru. Is tric a ruitheas fuil Chaesair ann
An spòrs tha sìnte an diugh aig bun
Carragh Phompeidh suarach mar an dust.
Cass. Cho tric 'sa nithear an àbhachd sin
Measar sinne cliùiteach, mòr air sgàth
A' ghniomh 'shàor ar tìr o aintighearnas.
Dec. An teid sinn, ma ta, air ar n-adhart?
Cass. Theid, h-uile fear agaibh, 'us Brutus
Air ar ceann; cuiridh cridheachan a's
Dàna agus a's fhèarr 'sa Ròimhe loinn
Air a shàilean.

Seirbheiseach *tighinn a steach.*

Bru. Air d' athais! cò seo?
Caraid do dh-Antonidh.
Seirbh. Mar seo, 'Bhrutuis.
Dh' iarr mo mhaighstear orm glùn a lubadh
'Us, anns an t-suidheachadh seo, a ràdh:—
Tha Brutus uasal, glic, curanta
'Us onarach. Bha Caesar dàna,
Cumhachdach, rìoghal agus cairdeil.
Can ri Brutus gu'n 'ghradhaich agus
Dh' urramaich mi esan; gu'n 'ghradhaich
'Us dh' urramaich mi Caesar, ach 's ann
Bha eagal orm roimhe. Thig Antonidh
Chum riarachadh fhaotainn mu aobhar-
Bàis Chaesair ma bheir Brutus fhacal
Gu'm faod e teachd ann an tearuinteachd,
Agus cha bhi Caesar marbh na's dlùith'

D'a chridhe na Brutus beò, seadh, agus
Gu dìleas leanaidh e cuisean Bhrutuis
Uasail troimh na deuchainnean ùra
Tha nis a' tachairt. Sud mar thubhairt
Mo mhaighstear, Antonidh.

BRU. Tha, 'ille, do
Mhaighstear 'na Romhanach glic is treun;
Cha do shaoil mi riamh a chaochladh dheth;
Innis dha, ma tha 'na bheachd a thighinn,
Gu'm faigh e h-uile riarachadh mu bhàs
Chaesair 'us nach cuirear grobadh air
Tilleadh dhachaidh.

SEIRBH. Bheir mi 'nad lathair
E an ceart-uair. [*Dh' fhalbh e.*

BRU. Tha fhios agam gu'm
Bi Antonidh na dheagh charaid dhuinn.

CASS. 'S math ma bhitheas, ach tha amharus orm.

BRU. Seo e a' teachd.

ANTONIDH *tighinn a steach.*

Fàilt ort, 'Antonidh.

ANT. A Chaesair chumhachdaich! is ìosal
Do cheann. Am bheil do bhuaidhean, do ghlòir
'S do chreachan air crionadh gu'm bigead seo?
Soraidh leat! Cha'n fhiosrach dhomh ciod e
Tha 'nur beachd a dheanamh, 'dhaoin'-uasail,
No cò an t-ath-fhear a's fhaisg' an inbhe
Ri Caesar bu chòir tuiteam; am mise?
Cha'n 'eil àm na's freagarraich' na'n t-àm
A thuit Caesar no inneal-buailidh
A leth cho luachmhor ri bhur claidhnean,
Àrdaichte am fiach leis an fhuil sin
A b' uasaile measg cinne-daonna.

Iarraidh mi oirbh, ma tha dubh-ghamhlas
Agaibh dhomh-sa, agus a thaobh gu'm
Bheil 'ur lamhan purpuidh a' smùdadh
Le toit fuil Chaesair, bhur toil dheanamh;
Seadh, 's ged bu bheò mi mìle bliadhna cha
Bhithinn na bu deònaich' dhol gu bàs
Na aig an àm seo ri taobh Chaesair
Agus leibh-sa, sàr cheannardan taghta
An linn seo.

BRU. O, 'Antonidh, na aslaich
Oirnn thus a chur gu bàs ged 's fuilteach,
An-iochdmhor cruth an gniomh a rinn sinn.
Ar lamhan 'san obair fhuiltich rinn
Iad, is furasda sin fhaicinn, ach cha'n
Ionann ar cridheachan; is truagh iad;
'Se truas do chor eiginneach na Ròimhe—
Mar a smàlas teine teine is truas truas—
'Thug am breamas bàis seo air Caesar.
Dhuit-sa, 'Mhairc Antonidh, bithidh stob
Ar claidhnean maol mar luaidh, agus ar
Gairdeanan gun neart naimhdeis annt', 's ar
Cridheachan le gaol brathar a' cur
Fàilt' chairdeil is urramaich ort.

CASS. Bithidh
Do ghuth-sa, ann a bhi toirt seachad
Inbhean arda na stàit, cho cothromach
Ri guth neach eile.

BRU. Dean beagan foighidinn
Gus an ciùinichear an sluagh 's iad am
Boil leis an eagal, 'us an deigh sin
Innsidh mi—mis' a ghradhaich Caesar
Cho mor—an t-aobhar a bhuail mi e.

ANT. Cha'n 'eil do ghliocas ann an teagamh.

'Nis, gach fear agaibh a làmh fhuilteach;
Do làmh-sa an toiseach, a Bhrutuis ;
'Chassiuis, an t-ath-fhear, do làmh-sa;
A nis, 'Dheciuis Bhrutuis, d' fhear-sa;
D' fhear-sa, 'Mhetulluis; d' fhear-sa, 'Chinna;
Agus, a Chasca threin, d' fhear-sa; ged
An làmh dheireanach cha lugh an gràdh,
A Threbòniuis chaoimh; a dhaoin'-uasail,
Mo thruaighe! ciod e a chanas mi?
Tha mo chreideas steidhichte air bruach
Cho sleamhainn nach urrainn ach aon
Bheachd bhi agaibh orm, is e seo e,
Gu'm bheil mi aon chuid 'nam ghealtair
No 'nam fhear-miodail; 'us is fìor e,
A Chaesair, gu'n robh gràdh agam dhuit.
Is goirt an cràdh—na's goirt' na d' bhàs fhein—
Chuireas e ort, ma tha do spiorad
A' sealltainn sìos oirnn aig an àm seo,
A bhi faicinn d' Antonidh deanamh
Cumhnaint-sìth le d' naimhdean, 'àrd-uasail!
An lathaireachd do chuirp. Na'm bitheadh
M' shùilean-sa cho lìonmhor ri d' lotan,
Agus iad uile sileadh nan deur
Cho tuilteach ri d' fhuil-sa, thigeadh e
Dhomh na b' fhèarr na bhi deanamh cumhnaint-
Cairdeis ri d' naimhdean. Mathanas, 'Iuliuis!
An seo bhráth iad thu, a chabraich threin;
An seo thuit thu; 'nan seasamh an seo
Tha do shealgairean, le comharradh dearg
Do bhàis oirre. A shaoghail! bha thu
Mar choille do 'n chabrach seo, agus
B'esan, a shaoghail, buillsgean do chridhe.
'S cosmhuil thu, 'nad laidh 'n sin, ri cabrach

Leòinte gu bàs le lann iomadh flath !
CASS. 'Mhairc Antonidh—
ANT. Mathanas, 'Chassiuis ;
Chanadh naimhdean Chaesair na thubhairt
Mi, 'us teachd o bheul caraid tha 'chainnt
Gu dearbh cuimseach.
CASS. Cha choirich mi thu
Airson Chaesair a mholadh ; ach ciod
An cumhnant tha 'nad bheachd a dheanamh
Leinne ? An cuir sinn earbs annad mar
Charaid duinn, no an teid sinn air adhart
Gu'n a bhi 'n crochadh riut ?
ANT. Mar charaid
Ghreimich mi bhur lamhan, ach dh' aom mi
O m' rùn 'nuair thuit mo shùil air Caesar.
Air a bhunait seo steidhidh mi mo
Chairdeas agus mo ghràdh, gu'n innis sibh
Dhomhs' an t-aobhar a mheas sibh Caesar
Cunnartach.
BRU. Oir, da-rìreadh, bhiodh bàs
Chaesair na ni an-iochdmhor ; ach air
An laimh eile, bha ar rùintean cho
Treibhdhireach gu'm biodh tusa, 'Antonidh,
Riaraicht' leo eadhon ged bhiodh tu 'nad
Mhac dha.
ANT. Aon riarachadh eil' tha mi
Sireadh ; is e seo e, cead a thoirt
Dhomh corp Chaesair a ghiùlan gus an
Aite-mhargaidh, 'us anns a' chubaid,
Mar thigeadh do charaid a dheanamh,
Bruidhinn 'san àm sin ullaicht' air mo
Shon.
BRU. Tha cead agad, 'Mhairc Antonidh.

CASS. 'Bhrutuis, facal leat. [*Cagar ri* BRUTUS.
Cha'n aithne dhuit an
Dochar tha thu deanamh; na ceadaich
Do dh-Antonidh bruidhinn aig tòrradh
Chaesair; 'n aithne dhuit am boil a dh' fhaodas
E a' chur air an t-sluagh?

BRU. Le'r cead, theid
Mi fein do'n chubaid an toiseach 'us
Innsidh mi do'n t-sluagh aobhar-bàis Chaesair;
'Us gur h'ann le'r cead tha Antonidh
A' bruidhinn; seadh, 's gu'm bheil sinn deònach
H-uile modh laghal is gnàthaichte
A thoirt do Chaesar 'na bhàs; bithidh
Seo na bhuannachd 's cha'n ann na chall duinn.

CASS. Cha'n fhiosrach dhomh ciod e a thachras,
'Us cha toigh leam an reiteachadh seo.

BRU. 'Mhairc Antonidh, siuthad, thoir leat corp
Chaesair, agus na càin sinne 'nad
Oraid-tiodhlacidh; ach feudas tu h-uile
Rud math a ràdh mu thimchioll Chaesair;
Agus innis dhoibh cuideachd gur h'ann le'r
Cead-ne tha thu a' bruidhinn, air neo
Cha bhi làmh 'sam bith agad 'sa chuis.
Faodas tu bruidhinn ás mo dheigh-sa
'San aon chubaid.

ANT. Seadh, cha'n 'eil an còrr
A dhìth orm.

BRU. Deasaich an corp chum sinn
A leantainn. [*Dh' fhalbh iad gu leir ach* ANTONIDH.

ANT. Mathanas, a chlosach
Fhuilteach, thalmhaidh, airson m' ùmhlachd is
M' uaisleachd do na mortairean ud!
Is tusa duslach an duin' a's uaisle

A thuinich a riamh am buinne-shruth
Nan linntean! Ach mo thruaigh an làmh
Sin a dhòrt fuil cho luachmhor! Os cionn
Do lotan tha mi nis faidheadaireachd—
'S tha na lotan sin, mar bheòil gun chainnt
A' fosgladh am bilean fann-dhearg 'gam
Aslachadh gu h-eadar-ghuidh' air an son—
Gu'n tig leir-sgrios air luirgeann dhaoine;
Còmhstri, buaireas agus ceannairc a
Sgriosas a h-uile roinn de'n Eadailt.
'S bithidh sileadh fala, dì-mhilleadh, is
Gniomharan oillteil cho gnàthaichte
Nach cuir mort cloinne bige ach fiamh-
Gair' air am mathraichean; seirc na truaighe
Air a tachdadh le tricead na dubh-
Oibre ud, agus spiorad Chaesair a'
Sireadh dioghaltais, le *Áte*, ùr-theth
O Ifrinn, r'a thaobh, a' gairm thar na
Dùthcha le guth righ, "Sgriosaibh," agus
A' cur fuasglaidh air na coin-chogaidh gus
Am bi an talamh a' boladh, air los
An gniomh a rainneadh, le closaichean
Dhaoine leòinte 'g osnaich airson tòrraidh

*Seirbhiseach tighinn a steach.*

Bheil thusa 'nad ghille aig Octabhius?
GILLE. Tha, 'Mhairc Antonidh.
ANT. Sgriobh Caesar thuige
Thighinn gu baile na Ròimhe.
GILLE. Sgriobh, 's tha e
A' tighinn; dh' iarr e orm a ràdh 'nad
Chluais fein—A Chaesair!—(*Air corp Chàesair fhaicinn*).

ANT. Is mor do chridhe;
Rach a thaobh agus sil do dheòir, 'ille,
Tha boil inntinn, ma ta, gabhaltach,
'S tha mo shùilean fein a ruith le bhi
Faicinn deòir a' bhròin 'nad shùilean-sa.
Am bheil do mhaighstear, 'ille, a tighinn?
GILLE. Tha shaighdearan a nochd fichead mìle
O'n bhaile.
ANT. Marcaich air ais le luathas
Agus innis sgeul na thachair; tha'n Ròimhe
Am bròn; tha'n Ròimhe cunnartach; tha i
Ro-chunnartach airson Octabhiuis;
Bi siubhal, 'ille, agus innis sin da.
Stad, 'ille, tiota gus an giùlainear
Corp Chaesair gu teis-mheadhon an àite-
Mhargaidh; feuchaidh mi, an àm bruidhinn,
Aomadh inntinn an t-sluaigh fhaicinn
Air a' ghniomh an-iochdmhor, fuilteach seo,
'Us na chì thu innis do dh-Octabhius
Òg; thoir dhomh do làmh.
[*Dh' fhalbh iad le corp* CHAESAIR.

AN DARA SEALLADH. BRUTUS, CASSIUS, *agus sgaoth dhaoin' a' bhaile tighinn a steach.*

FIR-BAILE. Thoir dhuinn mìneachadh air aobhar-bàis
Chaesair; 's cha bhi sinn riaraichte gus
Am faigh sinn e.
BRU. Seadh, ma ta, leanaibh mise,
'Us eisdibh rium, a chairdean caomha.
'Chassiuis, falbh thusa agus bruidhinn
Ris 'n t-sluagh 'san ath-shraid; sibhse tha miannach
Air mis' a chluinntinn, fuirichibh an seo;

Sibhse a chluinneadh Cassius, leanaibh e,
'Us bheirear dhuibh reùsan follaiseach
Air a bhàs.

1ud F. B. Eisdidh mise ri Brutus.

2ra F. B. Theid mis' a dh'eisdeachd Cassius, agus
Faodar mìneachadh gach fir, as deigh
A chluinntinn, a chur taobh ri taobh chum
A sgrùdadh. [*Dh' fhalbh* Cassius, *agus daoine 'ga leantainn. Chaidh* Brutus *do'n chubaid.*

3as F. B. Uisdibh! tha Brutus uasal
Sa' chubaid.

Bru. Bithibh furachail, 'fheara,
Gu crìch m'oraid. 'Romhanacha, luchd-dùthch',
Agus mo chairdean! eisdibh air sgàth
Mo chuis-labhairt, 'us bithibh samhach
Gus an cluinn sibh; cuiribh creideas 's na
Chanas mi air sgàth m'onair, 's na diultaibh
Dhomh urram; cronaichibh mi 'nur gliocas;
Mosglaichibh bhur n-inntinnean gus am
Bi bhur breith na's cothromaiche; ma tha
Duine 'sam bith 'sa chuideachd seo a bha
Na chaomh-charaid do Chaesar, ris-san
Tha mi 'g ràdh, nach robh gràdh Bhrutuis na's
Lugh' na ghràdh-san; ach ma dh' fhoighnicheas
'Charaid sin an t-aobhar a dh'eirich
Mi an aghaidh Chaesair, is e seo
M'fhreagairt;—cha'n e gu'n robh mo ghràdh do
Chaesar na bu lugha, ach gu'n robh mo
Ghràdh do'n Ròimhe na bu mho. Am bu
Mhath leibh Caesar bhi beò agus sibh
'Nur trailleanaich, no e bhi marbh 'us
Sibh 'nur saoranaich? Ghradhaich Caesar

Mise, 'us do bhrìgh sin tha mi gul
Air a shon ; shoirbhich e, agus do
Bhrìgh sin ghairdich mi ; bha e misneachail,
'S do bhrìgh sin dh'urramaich mi e, ach
Bha e àilgheasach 'us do bhrìgh sin
Mharbh mi e. Tha deòir air sgàth a ghràidh ;
Aoibhneas air sgàth 'shoirbheachais ; urram
Air sgàth a mhisnich, agus bàs air
Sgàth a shànnt riaghlaidh. Cò tha seo cho
Truagh gu'm b' fhèarr leis a bhi na thraill ?
Ma tha neach 'sam bith, labhradh e, air-san
Chuir mi oilbheum. Cò tha seo cho doirbh
Nach bitheadh na Romhanach ? Ma tha
Neach 'sam bith, labhradh e, air-san chuir
Mi oilbheum. Cò tha seo cho gràineil
Nach gradhaich a dhùthaich ? Ma tha neach
'Sam bith, labhradh e, air-san chuir mi
Oilbheum. Stadaidh mi airson freagairt.

Fir B. A h-àon, a Bhrutuis, cha'n 'eil.

Bru. Cha'n 'eil
Oilbheum a' tuiteam air neach 'sam bith.
Cha d'rinn mi air Caesar nach deanadh
Sibhs orm fhein ; tha aobhar a' bhàis air
A sgriobhadh sìos an teampull Iupiteir,
A ghlòir 'choisinn e gun lughdachadh,
No an cron air na dh'fhuiling e bàs
Air a mheudachadh.

Antonidh *is fir tighinn a steach le Corp* Chaesair.

Seo a chorp a'
Tighinn, 'us Marc Antonidh 'ga chaoidh ;
Ged nach robh làmh aige 'na bhàs, gheibh
E seilbh air los a bhàis sin, 's inbhe ard

'San stàit; ach cò agaibh nach fhaigh sin?
Le seo a ràdh, siubhlidh mi:—chuir mi
Gu bàs an duin' a b' ionmhuinne leam
Airson math na Ròimhe, agus ma thig
An uair sin a bhios e iomchuidh mo
Bheatha fein ìocadh airson math na Ròimhe,
Tha a' bhiodag sin a lot Caesar
Deas agam air mo shon fhein.

Fir B. Gu'm a
Fada beò thu, 'Bhrutuis; saoghal fad' dhuit!

1ud F. B. Thoiribh dhachaidh e le buaidh-chaithreamh
Gu thigh fhein.

2ra F. B. Togaibh clach-iomhaigh dha
Measg a shìnnsearan.

3as F. B. Leigeamaid dha
Bhi na Chaesar.

4mh F. B. Crùnidh Brutus na
Feartan a b' fhèarr a bh' ann an Caesar.

1ud F. B. Bheir sinn dhachaidh e le mor-chaithreamh.

Bru. Fheara mo dhùthcha:—

2ra F. B. Uisdibh, 'dhaoine,
Tha Brutus a' labhairt.

1ud F. B. Uisdibh, ho!

Bru. Fheara math mo dhùthcha, leigibh dhomh
Siubhal 'nam aonar, agus air mo
Sgàth-sa fuirichibh le Antonidh;
Cuiribh urram air corp Chaesair, 'us
Air briathran Antonidh tha 'g ardachadh
Cliù Chaesair; tha sinne toirt cead dha
Labhairt. Tha mi guidh' oirbh gun charachadh
A seo gus an criochnich Antonidh.

1ud F. B. Fuirichibh, ho! leigeamaid leinn Marc
Antonidh a chluinntinn.

3as F. B. Leigibh dha
Dhol do'n chubaid; eisdidh sinn ris; suas
Leat, 'Antonidh uasail.
Ant. Air sgàth Bhrutuis,
Tha mi 'nur comain. [*Dhìrich e do'n chubaid.*
4mh F. B. Ciod tha e 'g ràdh
Mu Bhrutus?
3as F. B. Gur h'ann troimh a mhaitheas
Tha cothrom aige labhairt.
4mh F. B. B'fhèarr dha gun
Dad a ràdh ann seo 'n aghaidh Bhrutuis.
1ud F. B. Bha Caesar 'na chuingear.
3as F. B. Is fìor sin;
'S math gu'm bheil sinn cuibhteas e.
2ra F. B. Uisdibh!
Eisdibh ris na chanas Antonidh.
Ant. A Romhanacha caomha——
Fir B. Uisdibh, ho!
Eisdibh ri Antonidh.
Ant. A chairdean,
'Romhanacha, is 'fheara mo dhùthcha,
Aomaibh bhur cluasan rium-sa; thainig
Mi chum Chaesair adhlacadh, 's cha'n ann
'Ga mholadh; an eucoir a ni daoin'
Mairidh i 'nan deigh, am math gu tric
Air adhlacadh le'n cnamhan; 's ann mar
Sin a bhios le Caesar; dh' innis Brutus
Uasal duibh mu shannt-riaghlaidh Chaesair.
Ma bha sannt sin ann, bu chron mor e,
Agus is anabarrach a dh' fhuiling
E air los sin. Le cead Bhrutuis 'sa
Chairdean—oir is onarach esan,
'Us iad-san uile—thainig mi chum

Labhairt aig adhlacadh Chaesair. Bu
Charaid dhomhs' e, dìleas is treibhireach;
Ach tha Brutus ag innseadh dhuinn gu'n
Robh e glòir-mhiannach, 's tha Brutus 'na
Dhuin' onarach. 'Thug e dhachaidh leis
Do'n Ròimhe moran de chiomaich flathail,
Dh'at, le'n tiodhlaicean airgid airson
An saòrsainn, sporan a' bhaile. An do
Chomharraich seo glòir-mhiann an Caesar?
'Nuair a ghul am bochd, ghul Caesar; bu
Chòir glòir-mhiann a bhi deante de stuth
Na's cruaidh' na sin; dh' aindeoin seo, tha Brutus
Ag ràdh gu'n robh e glòir-mhiannach, 'us
Tha Brutus 'na dhuin' onarach. 'Thairg
Mi, mar chunnacas leibh uile, an crùn
Rìoghal air trì uairean aig feill Lupercail,
Ach dhiult se e gach uair; c'àit a robh
A ghlòir-mhiann? Ach tha Brutus ag ràdh
Gu'n robh e glòir-mhiannach, 'us tha e
'Na dhuin' onarach. Cha'n ann a chum
Casaid a dheanamh air na labhair
Brutus tha mi bruidhinn, ach a thaobh
Innseadh na nithean sin air a' bheil
Eòl agam. Ghradhaich sibh, uair-eiginn,
Caesar, 's cha'n ann gun aobhar, agus
Ciod, ma ta, tha 'gar cumail o bhròn
A chur suas a nis airson a bhàis?
O, 'bhreitheanais! theich thu gu beistean
Briudeil, 's tha daoin' air an ciall a chall.
Bithibh foighidneach leam, a chairdean;
Tha mo chridh' 'sa chiste-laidhe le Caesar,
Agus is fheudar dhomh bhi samhach
Ùine ghoirid gus an till e air ais.

1UD F. B. Tha reùson, tha mi saoiltinn, anns na
Bheil e 'g ràdh.
2RA F. B. Ma bheachdaichear gu ceart
Air a chuis seo, chithear gu'n rainneadh
Dochar mor air Caesar.
3AS F. B. Seadh, 'fheara;
Is mor m' eagal gu'n tig na's miosa
'N a àit'.
4MH F. B. Na ghreimich sibh air na thubhairt
E an drasd? Dhiult e an crùn; uime sin,
Is cinnteach nach robh e glòir-mhiannach.
1UD F. B. Ma tha seo fìor, bithidh duin'-eiginn
Air a dhubh-dhìteadh.
2RA F. B. An duine bochd!
Tha shùilean dearg mar an teine le gul.
3AS F. B. Cha'n 'eil 'san Ròimhe duine na's uasaile
Na Antonidh.
4MH F. B. Amhaircibh air, 'dhaoine,
Tha e dol a bhruidhinn a rithist.
ANT. Sheasadh an dé focal Chaesair 'n aghaidh
An t-saoghail, ach sìnte an sin cha'n
'Eil fiù a h-àon a ni urram da.
Ach, 'fheara, na'm bithinn-sa deònach
Air bhur cridheachan 's 'ur n-inntinnean
A sprotadh gu ceannairc is corruich,
Dheanainn eucoir mhor air Brutus is
Air Cassius, iad-san a tha, mar tha
Fhios agaibh, 'nan daoine onarach;
Cha'n eucoirich mis' iad; b' fhèarr leam
Am marbh, no mi fein agus sibhse,
Eucoireachadh 'na daoin' onarach mar
Iad-san. Ach seo agaibh paipear le
Seul Chaesair air; fhuair mi 'na sheòmar

E; is e 'thiomnadh a th' ann; ach na'n
Cluinneadh an sluagh brìgh an tiomnaidh:—
Le'r cead, cha leughear e—phògadh iad
Lotan a chuirp mhairbh agus thomadh
Iad an neaprigean 'na fhuil coisrigte;
Seadh, 'us dh' iarradh iad gaise de fhalt
Mar chuimhneachan a dh' fhàgadh iad 'nan
Tiomnaidhean mar dhìleab luachmhor do'n
Linntean thigeadh 'nan deigh.

4mh F. B. Cluinneamaid
An tiomnadh; leugh e, 'Mhairc Antonidh.

Fir B. An tiomnadh, an tiomnadh, cluinneamaid
Tiomnadh Chaesair!

Ant. Bithibh foighidneach,
A chairdean caomha; cha'n fheudar an
Tiomnadh a leughadh; cha mho bhiodh e
Freagarrach innseadh mar a ghradhaich
Caesar sibh; cha fiodh sibh 's cha clachan
Sibh, ach daoine; uime sin, chuireadh an
Tiomnadh 'nar boil sibh, chuireadh e an
Caòch oirbh. 'S math gu'm bheil sibh an-fhiosrach
Gu'n dh'fhàg e sibh nar n-oighreachan air
A chuid; oir cha'n 'eil fhios ciod e a
Thachradh!

4mh F. B. Leugh an tiomnadh; cluinneamaid
E, 'Antonidh; leugh dhuinn an tiomnadh,
Tiomnadh Chaesair.

Ant. Bithibh foighidneach;
Fuirichibh tiota; chaidh mi ro-fhada
'Nuair a dh'innis mi mu thiomnadh Chaesair.
Is eagal leam gu'n d'rinn mi dochar
Air na daoin' onarach a lot Caesar
Le 'm biodagan; seadh, 's eagal leam sin.

4MH F. B. B'iad sin an luchd-foill; daoin' onarach!
FIR B. An tiomnadh! an tiomnadh!
2RA F. B. An tiomnadh,
Leugh an tiomnadh; b'iad na mortairean,
Slaoighteararan.
ANT. Tha sibh 'gam eigneachadh
Gus an tiomnadh a leughadh; deanaibh,
A reist, cearcall timchioll corp Chaesair
Agus leigeam shealltainn duibh esan
A rinn an tiomnadh. An tig mi sìos?
An toir sibh cothrom dhomh?
F. B. Thigibh sìos;
2RA F. B. Sìos leibh.
3AS F. B. Gheibh sibh cead a thighinn sìos.

ANTONIDH *tighinn sìos.*

4MH F. B. Deanaibh cearcall, 'dhaoine; seasaibh timchioll.
1UD F. B. Seasaibh air ais bho'n chaisil-chrò; 'fheara,
O'n chorp.
2RA F. B. Thoiribh àite 'dh-Antonidh; 'n àrd-
Uasal Antonidh.
ANT. 'Fheara, na dlùthaichibh
Cho teann orm; seasaibh beagan uam.
F. B. Seasaibh air ais; teichibh; teichibh, 'fheara.
ANT. Ma tha deòir 'nur sùilean, bithibh deas
Chum an sileadh. Is aithne dhuibh gu
Leir an trusgan seo; is cuimhne leam
A' cheud uair a chuir Caesar uim' e;
Bu fheasgar samhradh e, 's na phàilliun,
An la sin a thug e buaidh air na
Nerbhidh. Seallaibh air an àite far
'N deach biodag Chassiuis troimhe; seallaibh

An reubadh a rinn Casca eudmhor;
'Troimhe seo lot Brutus ionmhuinn, agus
'Nuair thug e as a bhiodag mhallaichte,
Seallaibh, 'fheara, mar a lean an fhuil
E mach an doruis, 'sireadh, mar gu'm b'e,
Dearbhaidh air cò an duin' a rinn an
Gniomh neo-chairdeil, oir 's aithne dhuibh uile
Gu robh Brutus 'na dhlùth-charaid do
Chaesar. Beachdaichibh, a dhiatha, mar a
Ghradhaich Caesar e. Bu lot Bhrutuis
An gniomh a bu neo-chaoibhneile na
Na h-uile. 'Nuair chunnaic Caesar uasal
Brutus 'ga lotadh, mheataich e aig
Meud an do-bhuidheachais,—na's laidire
Na gairdeanan mhealltairean,—ghrad bhrist
A chridhe mor, 'us a' ceileadh aodainn
Le thrusgan, thuit, 'san fhuil a sìor ruith
O lotan, aig bun carragh Phompeidh,
Caesar cliùiteach. O, mo luchd-dùthcha,
'S mòr an tuiteam bh' ann an sin; thuit thus
Is mis', seadh, thuit sinn uile, 'us fhuair
Fealltachd stràiceil a buaidh thairis oirnn.
O, tha sibh 'gul; tha mi mothachadh
Gu'm bheil greim truais 'nur cridheachan;
Is ionmhuinn 'na deòirean sin. O, a
Thlàth-chridheacha! bheil reuban aodach
Chaesair toirt oirbh gul? Seallaibh an seo,
Caesar fein, air a lot-mhilleadh le
Luchd-foill.

1ud F. B. O, is truagh an sealladh seo!
2ra F. B. O, Chaesair airbhinnich!
3as F. B. O, mo thruaighe!
4mh F. B. O, 'luchd-foille, 'mhealltaire!

1UD F. B. O, 's fuilteach
An sealladh seo!

2RA F. B. Togamaid dìoghaltas!

FIR B. Dìoghaltas! Siuthadaibh! Siribh! Losgaibh!
Lasaibh! Marbhaibh! Mortaibh! Bàs do na
Mealltairean!

ANT. Fuirichibh, luchd mo dhùthcha.

1UD F. B. Uisdibh, 'fheara; eisdibh ri Antonidh.

2RA F. B. Eisd'maid ris, lean'maid e, bàs'maid leis.

ANT. A chairdean caomha, 'chairdean gradhach,
Na leigibh idir dhomh-sa bhur sprotadh
Gu ceannairc bhrais, oir is onarach
Na daoin' a rinn an gniomh oillteil so.
A' chuis-ghearain falaichte a thug
Orra Caesar a mhort, mo thruaighe,
Cha'n fhiosrach dhomhs' idir i; tha na
Mortairean 'nan daoin' onarach 'us
Glic, 's cha'n 'eil teagamh nach toir iad
Duibh riarachadh air a' chuis. Cha d'thainig
Mi, a chairdean, chum bhur cridheachan
A ghoid uaibh; cha'n òraidear mis' mar
Bhrutus, ach, mar a's aithne dhuibh mar tha,
'Nam dhuine maol, neo-theòmach, 'ghradhaich
A charaid; 's math tha fhios aca-san
A thug dhomh cothrom bruidhinn, air seo;—
Nach 'eil Antonidh beùrr, bruidhneach no
Creideasach, easgaidh an gniomh, deas gu
Labhairt, no idir cothrom cainnt aige
A mhosgladh suas gu buaireas fuil dhaoine.
'S ann a bhruidhneas mi mar a thig dhomh;
Ag innseadh na nithean sin air 'bheil
Aithn' agaibh mar tha; a sealltainn duibh
Lotan neo-labhartach Chaesair chaoimh,

Oir labhraidh iad na's cothromaich' na mise.
Ach na'm bu mhise Brutus, 'us Brutus
Mise, dhuisgeadh an Antonidh sin bhur
Spiorad, 'us chuireadh e teanga 'sa
H-uile lot tha'n colainn Chaesair a
Ghluaiseadh suas eadhon clachan na Ròimhe
Gu miothlachd 'us ceannairc.

Fir B. Gabhamaid
An lagh 'nar lamhan fhein.

1ud F. B. Loisgidh sinn
Tigh Bhrutuis.

3as F. B. Siuthadaibh, ma ta, siribh
Luchd na comh-fhoill.

Ant. Eisdibh, a dhaoine;
Eisdibh fathast ri m' earail.

Fir B. 'Nur tosd, ho!
Eisdibh ri Antonidh, Antonidh uasal!

Ant. A chairdean, 's beag tha dh' fhios agaibh ciod
A thig de'r n-obair; ciod 'rinn Caesar
A choisinn da bhur gràdh? Mo thruaighe!
Cha'n aithne dhuibh; is fheudar dhomh innseadh;
Dhichuimhnich sibh an tiomnadh, ma ta.

Fir B. Is fìor sin; an tiomnadh; leigeamaid
Leinn fuireach gus an cluinnear na th' ann.

Ant. Seo an tiomnadh, 'us fo sheul Chaesair.
Do gach Romhanach fa leth tha e toirt
Trì fichead 'sa còig deug buinn airgid.

2ra F. B. A Chaesair àrd-uasail! Dìolaidh sinn
A bhàs.

3as F. B. A Chaesair rìoghail!

Ant. Eisdibh
Rium le foighidinn.

Fir B. Bithibh 'nur tosd, ho!

ANT. Os cionn an airgid a dh' fhàg Caesar
Bhuilich e oirbh a cheum-roidean uile,
'Chòsan chraobh 's dhearc-liosan ùr-àitichte
Air an taobh seo de'n amhainn Tìber;
Dh' fhàg e sin duibh is do'r n-oighreachan
Gu bràth chum bhur mir' is maith. Bu sud
An Caesar! cuin a thig a leithid
A rithist?
1UD F. B. Cha tig gu bràth; thigibh, 'fheara,
Loisgeamaid a chorp 'san àit coisrigte
'Us lasamaid tighean luchd na comh-fhoill
Leis na biorain-teine. Togaibh an corp.
2RA F. B. Siribh teine.
3AS F. B. Spionaibh leibh beingeanan.
4MH F. B. Spionaibh suas àitean suidhe, uinneagan,
No ni 'sam bith a ghabhas teine.
[*Dh' fhalbh fir-baile le corp* CHAESAIR.
ANT. Leigeam cead do'n obair seo. 'Bhreamais,
Tha thu nis air do chois 'us lean an
T-astar a's àill leat!

*Seirbhiseach tighinn a steach.*

Seadh, a dhuine?
SEIRBH. Tha Octabhius, a nis, air tighinn
Gu baile na Ròimhe, a dhuin'-uasail.
ANT. C'àit a' bheil e?
SEIRBH. An tigh Chaesair, 'us
Lepidus comhladh ris.
ANT. Theid mi gun dàil
'Ga choimhead; rùnaich mi e' thighinn
'S thainig e. Tha *Sonas* an deagh-fhonn,
Agus gheibh sinn na dh' iarras sinn fhad
'Sa mhaireas e.

SEIRBH. Chuala mi e ag ràdh
Gu'n do mharcaich Brutus is Cassius
Troimh gheataichean a' bhaile mar dhaoine
Air chuthach.
ANT. 'S docha gu'n chual iad mar
A ghluais mi suas an sluagh. Treòraich
Mi gu Octabhius. [*Dh' fhalbh iad.*

## AN CEATHRAMH CLUICH

A' CHEUD SEALLADH. *Tigh am baile na* RÒIMHE, ANTONIDH, OCTABHIUS, *agus* LEPIDUS *suidh aig bòrd.*

ANT. Feumaidh iad seo bàsachadh; tha na
H-ainmeanan ac' air an comharrachadh.
OCT. 'S do bhrathair-sa cuideachd, 'Lepiduis.
Bheil thu 'g aòntachadh?
LEP. Tha——
OCT. Cuir reultag
Ri taobh ainm, 'Antonidh.
LEP. Air a chumha
Nach mar Publius beò, ged 's e mac
Do pheathar, 'Antonidh?
ANT. Cha thàr e ás;
Seall thu, tha mi 'ga dhìteadh le seo;
Falbh thusa, 'Lepiduis, gu tigh Chaesair,
Agus thoir air ais leat an tiomnadh,
Gus am faicear ciamar a's urrainn
Cosdas nan dileaban ìsleachadh.
LEP. Am bi sibh an seo 'nuair thilleas mi?
OCT. An seo, air neo an teampull Iupiteir.
[*Dh' fhalbh* LEPIDUS.

ANT. Is suarach, neo-thùral an duine seo,
Neo-fhreagarrach airson ni eil' ach
Teachdaireachd; am ṁithich e, an saoghal
Trì-filt' seo air a roinn, gu'm bitheadh
Esan aig ceann aon de na roinnean sin?

OCT. B'e sin do bheachd fein; agus dh' aontaich
Thu leis, cò bu chòir a dhol gu bàs
Fodh dhìteadh ar dubh-bhinn.

ANT. 'Octabhiuis,
Is aosda mise na thusa; seadh, 's ged
Tha sinn a' cur air an duine seo urrad
De dh' onair chum sinn fein aotromachadh
O iomadh luchd tuaileasach, 's ann mar
A ghiùlaineas asal òr a ghiùl'neas
Esan an onair seo, ag osnaich
'Us a' cur dheth fallus fodh a luchd,
Air a threòrachadh no air sgiursadh
Air adhart mar is iomchuidh dhuinne.
Air dhuinn ar ceann-uidhe a ruigheachd,
Bheir sinn dheth a luchd, cuiridh sinn air
Falbh e mar asal neo-luchdichte,
Chum a chluasan a chrathadh agus
Gu h-ith air ionaltradh.

OCT. Dean do thoil;
Is dìleas, curant' an saighdear e.

ANT. Is saighdear m' each-sa cuideachd, 'Octabhiuis,
'Us air an aobhar sin tha mi 'ga
Dheagh-bheathachadh; creutair tha mi a
Treòrachadh gu cath, gu iomain, gu
Seasamh agus gu ruith, gluasad a
Cholainn air a riaghladh le m' spiorad-sa,
Seadh, 's air cuid a dhòighean tha Lepidus
Mar m' each; duine le càil neo-mhisneachail

A dh' fheumas a bhi air ionnsachadh
'S air a chleachdadh a dhol air adhart,
Tha cur uaill am beachdan neo-bhrìgheil—
Treallaich na h-inntinn tha daoin' eile
Tilgeil uap' agus tha dha-san mar
Fhasain ùra; na ainmich e ach
Mar mhaoin. Agus, a nis, 'Octabhiuis,
Eisd ris na nithean cudthromach seo; tha
Brutus is Cassius a' cruineachadh
Dhaoine 'us feumaidh sinne adhartas
A dheanamh gun dàil; is iomchuidh dhuinn,
Uime sin, ar neart a chur r'a cheile,
Ar cairdean a dhaingnachadh ann an
Earbsachd, agus ar socharan a
Leasachadh; seadh 's leigeamaid leinn gun
Dàil ar comhairl' a' chur r'a cheile, chum
Rùintean diomhair an nàimh fhoillseachadh
Agus sinn fhein a dhìan an aghaidh
Chunnartan faicsinneach.

OCT. Leigeamaid
Leinn, ma ta, sin a dheanamh, oir tha
Sinn ann an cunnart agus air ar
Cuairteachadh le moran de naimhdean;
Seadh, 's tha feadhainn le fiamh a chairdeis
'Nan aodann a buileachadh, ma ta,
Eucoir duinn 'nan cridheachan. [*Dh' fhalbh iad.*

An Dara Sealladh. *Camp dlùth ri* Sardis. *Mu choinneamh pàilliun* Bhrutuis.

*Fuaim druma.* Brutus, Lucilius, Lucius, *agus saighdearan tighinn air adhart.* Titinius *agus* Pindàrus *tighinn 'nan coinneamh.*

Bru. Seasaibh. Ho!
Lucil. Thoir seachad am "facal";
Seasaibh!
Bru. 'Luciliuis, 'bheil Cassiuis faisg?
Lucil. Tha; 's tha Pindàrus an seo o mhaighstear
Chum fàilt' a chur ort.
Bru. Is taitneach 'fhàilt;
Thug do mhaighstear dhomh, a Phindàruis,
Aobhar chum saoiltean gu'm b' fhèarr neo-dheant'
Moran a rinneadh! Thog mi am beachd
Seo troimh atharrachadh 'ghiùlain dhomh fhein;
Ach dh' fheudte gu'n thachair seo troimh mhearachd
Ofigich; ma tha e dlùth ri baile
Is riarachadh sin dhomh-sa.
Pind. Cha'n 'eil
Teagamh idir 'nam inntinn fhein nach
Taisbeanaidh mo dheagh mhaighstear e-fein
Dhuibh air dòigh urramach is dìleas.
Bru. Cha'n 'eil e an teagamh. 'Luciliuis,
Facal leat. Ciamar ghabh e riut-sa?
'S math leam a bhi cinnteach ás.
Lucil. Le modh
Is urram na's leòir, ach cha robh an
Sean chairdeas air a thaisbeanadh dhomh
No an saòrsa sin 'nar còmhradh a
B' àbhaist a bhi eadarainn.

BRU. Dhealbh thu
Aineas caraid a' sìoladh sìos; thoir
An aire dha seo, a Luciliuis,
'Nuair a thoisicheas gaol a' crionadh
'Sa' fuarachadh tha moran de mhodh
Neo-iomchuidh a ghnàth crochte ris; is
Neo-chleasach an ni sin treibhdhireas
Sìmplidh, neo-lochdach; nis, tha daoine
Gun bhunachar air an samhlachadh ri
Eich neo-cheannsaichte a tha deanamh
Spàgloinn àrd-uailleach de'n gaisgealachd.
Ach 'nuair tha feum air an gaisgealachd
Seo a chur gu ìre tha an uaill-cheann
A' tuiteam na's ìsle 'us, mar sgìthich'
Cealgach, a' dìbreadh anns a' chruaidh-chàs.
Bheil 'arm a' teachd air adhart?

LUCIL. Tha e 'nam
Bheachd campachadh aig Sardis an nochd;
Tha chuid a's mo dhiubh, na h-eachraidh
Gu sònraicht', air tighinn le Cassius.

BRU. Eisd! tha e teachd. [*Fuaim coiseachd a muigh.*
Coisich gu socrach
'Ga choinneachadh.

CASSIUS *is eachraidh tighinn a steach do'n champ.*

CASS. Seasaibh. Ho!

BRU. Seasaibh!

CASS. A bhrathair àrd-uasail, dhocharaich
Thu mise.

BRU. Breithnichibh mise, a dhiatha!
Na dh'-eucoraich mi riamh mo naimhdean?
Mur an do dh'eucoraich, ciamar a
B'urrainn mi brathair eucorachadh?

CASS. Tha stòldachd do ghiùlain, a Bhrutuis,
A' cur sgàil air iomadh eucoir, 'us
'Nuair ni thu iad——

BRU. Bi 'nad thosd, 'Chassiuis;
Air do shocair le d'ghearan; 's math is
Aithne dhomh thu; na leigeamaid leinn
Connsachadh 'sam bith a dheanamh, oir
Tha na saighdearan 'gar faicinn, 's cha
Bu chòir iad dad fhaicinn eadarainn
Ach caoimhneas; iarr orra gluasad na's
Fhaid' air falbh agus faodas tu, 'nam
Phàilliun, 'Chassiuis, do ghearanan
A dhòrtadh a mach agus eisdidh
Mi riu.

CASS. 'Phindàruis, iarr air na cinn-
Fheadhna na saighdearan a ghluasad
Beagan na's fhaid' air falbh o'n àite seo.

BRU. 'Luciliuis, dean thusa an ni ceudna,
Agus na ceadaich do neach air bith
Grobadh a chur oirnne 'nam phàilliun
Gus am bith ar comh-labhairt criochnaichte.
Leig do Lucius is Titinius ar dorus
A dhìan. [*Dh' fhalbh iad.*

### AN TREAS SEALLADH

PÀILLIUN BHRUTUIS. BRUTUS *is* CASSIUS *tighinn a steach.*

CASS. Dhocharaich thu mi air a cheann seo;—
Dhìt is nàraich thu Lucius Pèlla
A thaobh gu'n ghabh e duaisean o na
Sardinich, agus na litrichean
A chur mise thugad m'a thimchioll,
Chionn 's gu robh mi eòlach air, cha robh

Diù air a chuir annta.

BRU. Dhocharaich
Thu d' ainm a thaobh gu'n do sgriobh thu
Air leithid a' chuis.

CASS. Cha bu chòir diù
A chur anns gach oilbheum suarach a
Thachradh aig àm mar seo.

BRU. Innsidh mi
Seo duit, a Chassiuis, nach 'eil thu fein
Saor o amharus a thaobh do shannt—
Gu'm bheil thu reic airson òir dreuchdan
Ri daoin' tha neo-airidh orra.

CASS. Mise sanntach?
'S math tha fhios agad cò tha labhairt
Na'm briathran sin, neo, ann an ainm nan
Diathan, b'e seo do chainnt deireanach.

BRU. Tha ainm Chassiuis a' cur urraim
Air a leithid seo de thruaillidheachd,
'Us tha peanas, uime sin, a' ceileadh
A chinn.

CASS. Peanas!

BRU. Cuimhnich air a' Mhàrt;
Cuimhnich air a' chòigeamh-la-deug de'n
Mhàrt. Nach do dh' eug Iulius cliùiteach
Air sgàth ceartais? Cò an tràill a lot
E air aobhar 'sam bith ach ceartas?
An truailleadh fiù a h-àon againn a
Bhuail prìomh-dhuin' an t-saoghail gu leir,
Chionn 's gu robh arm steidhichte air creich,
A chorragan le brìbean eas-onarach;
An reic sinn an cliù ainmeil, saoghal-
Farsuing sin a th' againn airson ni
Cho suarach 's a ghabhadh glacadh an laimh?

B'fhèarr leam a bhi 'nam chù agus a
Comhartaich ris a' ghealaich na bhi
'Nam leithid seo de Romhanach.
CASS. 'Bhrutuis, na dean comhartaich rium-sa;
Cha cheadaich mi sin duit; tha thu 'gad
Ìsleachadh fein mise 'chasgadh mar seo;
Is saighdear mise, na's aosd' an eòlas
Agus na's comasaich na thu fhein
Chum chumhachan a dheanamh.
BRU. Uisd, uisd,
A Chassiuis, cha'n 'eil thu sin.
CASS. 'S mise tha.
BRU. Tha mise 'g ràdh nach 'eil.
CASS. Cuir campar orm
Na's fhaid' is faodaidh mi gniomh fuilteach
A dheanamh; bi faicilleach air do bheath',
'S na dearbh mise na's fhaide.
BRU. Bi siubhal,
A dhuine thruaigh!
CASS. Ud, ud, a Bhrutuis!
BRU. Eisd ri na chanas mi:—Saoil an teich
Mise roimh do chorruich-sa, agus an
Géill mi roimh geur-amhairc fraoch-dhuine?
CASS. O, a dhiatha! an giùlain mi seo?
BRU. Is fheudar dhuit, seadh, agus cnuasaich
Gus am bris do chridh' ardanach.
Bi falbh, seall do d' thràillean neo-sheasmhachd
Do nàduir 'us cuir crith-eagal orr'.
An teich mise romhad, am feum mi
Giùlain an ùmhlachd do fhrionas-sa?
An ainm nan diathan, feumaidh tu cnàmh
Nimhe do dhroch-nàduir ged sgaineadh tu,
Agus o'n àm seo a mach ni mi

Spòrs dhiot, seadh, agus culaidh-ghair' 'nuair
Tha thu frionasach.
CASS. An e seo meud
Ar cairdeis?
BRU. Tha thu 'nad shaighdear na's
Fhèarr na mise, tha thu 'g ràdh; cuir dearbhadh
Air a sin; dean follaiseach dhuinn gu'm
Bheil do bhòsd fìor, agus is mor an
Toileachas chuireas sin orm; tha mi
Fhein deigheil, aig àm 'sam bith, a bhi
'G ionnsachadh o uaisealachd dhaoine.
CASS. Tha thu 'gam eucoireachadh air gach taobh;
Tha thu deanamh sin, 'Bhrutuis; is e
'Thubhairt mi, saighdear na bu shin'; na
B'fhèarr cha d' thubhairt mi; an d' thubhairt
Mi na b' fhèarr?
BRU. Ma thubhairt, 's coma leam.
CASS. Cha dhùraigeadh Caesar mo ghluasad
Mar seo.
BRU. Uisd, uisd! cha dhùraigeadh tu
Caesar a bhuaireadh.
CASS. 'Ne mise?
BRU. Seadh.
CASS. Nach dùraiginn Caesar a bhuaireadh!
BRU. Air do bheatha cha dhùraigeadh tu.
CASS. Na cuir cus earbs 'nam chairdeas dhuit;
Dh'fheudainn rud-eiginn a dheanamh a
Bhiodh mi-thaitneach dhomh fhein.
BRU. Rinn thu ni
Air am bu chòir dhuit a bhi duilich.
Cha'n 'eil do mhaoidheadh, a Chassiuis,
A' cur eagail orm idir, oir tha mi
Air mo dhìan le laidireachd m' ionraiceis

Gu'm bheil do mhaoidheadh dhomh-sa, cò dhiu,
Fìor neo-shuimeil mar a' ghaoith. Chuir mi
Thugad a dh' iarraidh suim àraidh airgid,
Ach dhiult thu sin thoirt dhomh, agus cha'n
Urrainn mi airgead a chruinneachadh
Air dòighean neò-ghlan. O, a dhiatha,
B'fhèarr leam mo chridhe a chùinneadh gu
Airgead 'us m' fhuil a shileadh airson
*Drachmais* na fàsgadh o chruaidh-lamhan
Nan ceathairn airgead suarach air seòl
Càm, carach 'sam bith. Chuir mi thugad,
Gu dearbh, airson airgid a chum m' airm
A dhìoladh, ach dhiult thu an t-airgead
A chur thugam; am b'airidh sin air
Cassius? An deanainn-sa an leithid
Cheudna air Cassius? 'Nuair chinneas
Marcus Brutus na shannt gus an ìre
Sin a dhiultas e cuinn shalach 'ga
Chairdean bithibh deas, a dhiatha, le'r
Clachan-tearnanaich chum mo mhilleadh
Gu h-iomlan!

CASS. Cha d' dhiult mi thu.

BRU. 'S tu dhiult.

CASS. Cha d' dhiult; ach b'amadan esan a thug
M'fhreagairt thugad; tha Brutus air mo
Chridh' a bhriseadh; bu chòir do charaid
Anacairean a charaid aotromachadh,
Ach tha Brutus 'deanamh m' anacair-sa
Na's truime na tha i.

BRU. Cha'n 'eil mi—gus
Na ghnàthaich thu do lochdan orm fhein.

CASS. Gràdh
Cha'n 'eil agad dhomh.

Bru. Cha toigh leam do
Lochdan.
Cass. Cha'n fhaiceadh sùil caraid na
Lochdan sin.
Bru. Cha'n fhaiceadh glog-shùil an
T-sodalaich, ged bhiodh iad cho mor ri
Cnoc ard Olimpuis.
Cass. Thigibh, 'Antonidh
Agus Octabhiuis òig; air Cassius
Na aonar togaibh aicheamhail; tha
E sgìth de'n t-saoghal; fuathaichte leis
An duin' a b' ionmhuinne leis; air a
Dhì-measadh le 'bhrathair, 'us air a
Chronachadh mar fhear-bhraighdeanas;
Uile chron air fhoillseachadh agus air
A sgriobhadh sìos ann an leabhar chum
An cumail ann an cuimhne gu bhi deas
Gu'n tilgeil 'nam fhiaclan. O, b' urrainn
Mi mo spiorad a ghul o m' shùilean!
Seo dhuit mo dhaga, 'us mo bhroilleach
Neo-chomhdaicht', le cridh' ann na's luachmhoir'
Na mèinn Phlutuis, na's prìseile na òr,
Agus ma's e Romhanach a th' annad,
Sgar as-am e; mis a dhiult dhuit òr,
Bheir mi dhuit mo chridhe; buail, ma ta,
Mar a bhuail thu Caesar; 's math is aithne
Dhomh, eadhon 'nuair bha do ghamhlas do
Chaesar aig ard ìre, gu'n robh do ghràdh
Dhomh sa na's lugha na dha-san.
Bru. Cuir do
Dhaga 'na thrùaill; bi feargach 'nuair is
Àill leat; tha h-uile cead agad; dean
Thus do thoil, ach bithidh d' easonar

Dhomh-sa mar aobhar-gaire. O, a
Chassiuis, tha thu ceangailte ri uan
Tha giùlain fearg mar ghleidheas ailbhinn
Teine, a thilgeas dhi sradag luaineach
'Nuair tha i air a comh-eigneachadh,
Ach a shiolaidheas sìos gu fuachd
Gu grad a rithist.

CASS. 'N ann gu bhi 'na
Chulaidh-ghair' do Bhrutus tha Cassius
'Nuair tha deuchainn inntinn agus fuil
Neo-cheannsaichte 'ga bhuaireadh?

BRU. Bha mi
Thar mo chiùil cuideachd an uair thubhairt
Mi sin.

CASS. Am bheil thu 'g aideachadh sin?
Thoir dhomh do lamh.

BRU. 'S mo chridhe cuideachd.

CASS. O, a Bhrutuis!

BRU. Ciod e tha cur ort?

CASS. Am bheil do ghràdh dhomh laidir gu leòir
Chum giùlain le mo bhras-nàdur—am
Feart sin a fhuair mi o m' mhathair 's tha
'Gam fhàgail cho di-chuimhneach?

BRU. Tha e sin,
A Chassiuis; agus a's deigh seo, 'nuair
Tha thu ro-dhàn air Brutus, leigear
Dhuit anns a' bheachd inntinn seo, gu'm bheil
Spiorad do mhathar 'gam chronachadh.

AM BARD. Leigeam fhaicinn na h-àrd-cheannardan;
Tha aimhreit eatorra, 's cha bu chòir
Iad a bhi 'nan aonar.

LUCIL. Cha'n fhaigh thu
Steach.

AM BARD. Cha chum air ais ach am bàs mi.

AM BARD *tighinn a steach le* LUCILIUS, TITINIUS *agus* LUCIUS *'ga leantainn.*

CASS. Seadh, a nis; ciod e seo?
AM BARD. Mo nàir oirbh,
'Cheannarda! ciod tha sibh 'ciallachadh?
Bithibh cneasda r'a cheil' mar bu chòir
Do chairdean; is aosd' mise na sibhs',
Tha mi cinnteach.
CASS. Is oillteil bardachd
An searbh-chainnteir seo.
BRU. Bi falbh, 'dhuine,
Do chasan leat, a dhuine mhi-mhodhail!
CASS. Na bi cruaidh air, 'Bhrutuis, oir is e
Seo a dhòigh.
BRU. Is aithne dhomh a dhòigh
'Nuair 's aithne dha-san a thìd'. Ciod a
Dheanadh sin 'n àm cogaidh le baoghlan
Mar seo? Bi falbh, a phesain duine.
CASS. Siuthad, 'dhuine, thoir do chasan leat!
[*Dh' fhalbh* AM BARD.
BRU. Iarraibh, a Luciliuis is 'Thitiniuis,
Air na cinn-fheadhna uil' am buidhnean
Shaighdearan a shocrachadh airson
Na h-oidhche.
CASS. 'Us thigibh air bhur n-ais
Gun mhoille 'us Messàla comhla ruibh.
[*Dh' fhalbh* LUCILIUS *is* TITINIUS.
BRU. 'Luciuis, thoir a steach soitheach fiona.
[*Dh' fhalbh* LUCIUS.
CASS. Cha do shaoil mi gu'm b' urrainn thu bhi
Cho feargach.

BRU. O, 'Chassiuis, tha mi tinn
Le iomadh deuchainn.
CASS. Cha'n 'eil thu cur
D' fheallsanachd gu buil ma ghéilleas tu
Do thubaistean aimhleasach.
BRU. Cha'n 'eil
Neach ann 'ghiùlaineas deuchainn na's fhèarr;
Tha Pòrtia marbh.
CASS. Ha! Pòrtia!
BRU. Tha i marbh.
CASS. Ciamar a sheachainn mi
Am bàs 'nuair a chaidh mi 'nad aghaidh?
O, is drùighteach is neo-thrùacanta
An call seo! Ciod an tinneas a thug
Air falbh i?
BRU. An-shocair a h-inntinn
Mu m' thimchioll-sa, agus briseadh-cridhe
Chionn 's gu robh Octabhius òg agus
Marc Antonidh tighinn le mòr-neart
Shaighdearan; b'e seo an sgeul thainig
Le naigheachd a bàis; chuir seo ann am
Breislich i, 'us a luchd-frithealaidh
Neo-làthair, shluig i teine.
CASS. Chaochail i
Le sin?
BRU. Chaochail.
CASS. 'Dhiatha neo-bhàsmhor!

LUCIUS *ath-thilleadh le fion agus coinneal.*

BRU. Na abair facal tuilleadh mu timchioll.
Thoir dhomh soitheach fiona 'us bathaidh
Mi ann a h-uil' neo-chaoimhneas, 'Chassiuis.
CASS. Is pàiteach mo chridhe-sa airson a

Gheallaidh uasail seo; lìon, a Luciuis,
An copan suas gu 'bhile; cha'n urrainn
Mi cus de ghràdh Bhrutuis ol.

BRU. 'Thitiniuis,
Thig a steach. [*Dh' fhalbh* LUCIUS.

TITINIUS *ath-thilleadh agus* MESSÀLA *leis.*

Fàilt ort, 'Mhessàla chaoimh.
Nis, suidhibh dlùth air a' choinneal seo,
Us leigeamaid leinn ar n-easbhuidhean
A rannsachadh.

CASS. A Phòrtia, na dh' fhàg
Thu sinn?

BRU. Na abair tuilleadh, tha mi
Guidh' ort. Tha litrichean agam 'g ràdh,
'Mhessàla, gu'm bheil Octabhius 'us
Marc Antonidh a' tearnadh oirnn le neart
Mor shaighdearan agus gu'm bheil iad
A' claonadh an ceum gu raon Philippi.

MESS. Tha litrichean leis an naigheachd cheudna
Agam fhein.

BRU. Dad tuilleadh?

MESS. Gu'n do chuir
Octabhius, Antonidh is Lepidus
Ceud Seanair gu bàs air neart reachd-bàis
Agus binn-fògaraidh.

BRU. Cha'n 'eil naigheachd
Ar litrichean a' cordadh; tha m' fhears'
Ag ràdh trì-fichead 'sa deich, Cicero
'Nam measg.

CASS. Cicero a h-àon diubh!

MESS. Seadh, 's tha
E marbh fo'n reachd-bàis ud. An robh do

Litrichean bho do mhnaoi, mo thriath?
BRU. Cha robh, 'Mhessàla.
MESS. Robh naigheachd 'sam bith
'Nad litrichean mu deighinn?
BRU. Cha robh,
'Mhessàla.
MESS. Is neònach sin, ma ta.
BRU. C'arson a dh' fhoighnich thu? Robh dad 'nad
Litrichean-sa?
MESS. Cha robh, mo thriath.
BRU. Nis, o'n is Romhanach thu, innis dhomhs'
An fhìrinn.
MESS. Mar Romhanach, a reist,
Eisd ris an fhìrinn a dh' ìnnseas mi:—
Is cinnteach gu'm bheil i marbh agus
Air dòigh neo-bhàigheil.
BRU. Seadh, a Phòrtia,
Soraidh leat. 'S fheudar dhuinn bàsachadh,
'Mhessàla, 'us le bhi smuaineachadh
Gu'm bàsaicheadh Pòrtia uair-eiginn
Tha foighidinn agam nis a chuireas
Suas leis na thachair.
MESS. Is ann mar sin
Bu chòir do dhaoine mor calldachd mor
Fhulang le foighidinn.
CASS. Tha eòlas na
Fearta sin agam, ach cha ghiùlaineadh
Mo nàdur leis cho stòlda riut-sa.
BRU. Nis gu'r n-obair le dealas; saoil sibh
Am bu chòir dhuinn bhi siubhal gun dàil
Gu Philippi?
CASS. Cha bhiodh sin math 'nam
Bheachd-sa.

Bru. Do dhearbhadh?
Cass. Is e seo e;
Is fhèarr gu'n sireadh an nàmhaid sinne;
Chaitheadh e a chuid a' deanamh seo;
Sgìthicheadh e 'neart, uime sin, deanamh
Dochar air fhein, agus bhiodh sinne
An tàmhachd ar fois lan de neart, dìan
'Us ealamhachd.
Bru. Feumaidh reùsanan
Math àit a thoirt do na's fhèarr; an sluagh
Tha eadar an àite seo 'us Philippi
Tha iad neo-bhàigheil duinn agus dhiult
Iad ar cuideachadh; tha an nàmhaid,
A' siubhal air oir na dùthch' aca,
A' tarruing thuca fein moran dhaoine
A chuidicheas iad, 'us do bhrìgh seo
Thig iad ath-ùraicht' an neart, air am
Meudachadh an daoin' agus air am
Brosnachadh gu mor; seadh, agus ma
Chòmhdhaileas sinne aig Philippi,
Bithidh sluagh na dùthch' aig ar culthaobh
Agus cothroman an nàmhad air an
Gearradh uaidh.
Cass. Eisd rium, 'bhrathair chaoimh.
Bru. Do mhathanas. Beachdaich air seo cuideachd;
Tha'r cairdean uile leinn, ar comh-bhuidhnean
Loma-làn, agus cuisean abaichte;
Tha gach la cur ri neart ar nàmhad;
Ach sinn, a nis, aig fìor àird' ar neirt,
Tha sinn deas gu sìoladh sìos; tha sruth
An cuisean dhaoin' ma ghlacar e aig
An reothart ghiùlaineas gu saoibhreas;
Ach ma nithear dearmad air a' chothrom

Seo, tha astar am beatha air a
Chuairteachadh le deuchanan agus
Dòruinnean; is ann air muir-làn tha
Sinn nis a' seòladh, agus 's fheudar
Dhuinn an sruth a ghabhail an uair a's
Freagarraiche dhuinn air neo caillear ar
N-ionnsaidh.

CASS. Ma's àill leat, ma ta, theid sinn
Air adhart; theid sinn fhein air adhart,
Agus aig Philippi coinnichidh sinn.

BRU. Tha meadhon oidhche air tighinn oirnn
Gun fhios, agus 's fheudar do nàdur
Ùmhlachd a thoirt do iarrtasan colainn;
Theid sinn gu fois; am bheil dad tuilleadh
Ri ràdh, ma ta?

CASS. Cha'n 'eil; oidhche mhath leat.
Gluasaidh sinn moch am maireach agus
Theid sinn air adhart.

BRU. 'Luciuis. [LUCIUS *tighinn a' steach.*
Mo ghùn-oidhche. [*Dh' fhalbh* LUCIUS.
Soraidh leat, 'Mhessàla mhaith; 'Thitiniuis;
Oidhch'-mhath leat. 'Chassiuis uasail, oidhch'-mhath
Leat 'us deagh fhois.

CASS. Mo bhrathair ghradhaich!
Bu neo-shubhach toiseach na h-oidhche nochd;
Na leigeamaid leinn ar n-eascairdeas
A bhuaireadh a rithist, a Bhrutuis.

BRU. Tha gach ni gu math.

CASS. Oidhch'-mhath, mo thriath.

BRU. Oidhche-mhath leat fein, a bhrathair chaoimh.

TIT and MESS. Oidhch'-mhath, 'Bhrutuis uasail.

BRU. Soraidh leibh
Gach fear agaibh. [*Dh' fhalbh iad gu leir ach* BRUTUS.

LUCIUS *ath-thilleadh leis a' ghùn-oidhche.*

'Thoir dhomh an gùn-oidhche.
C'àit am bheil d'-inneal-ciùil?
LUC. Tha ann seo.
BRU. Seadh, tha thu labhart gu cadalach;
'Ghille bhochd, cha'n 'eil mi 'gad chronachadh.
Tha faire 'gad sgìtheachadh; gairm air
Claudius 'us feadhainn eil' de m' dhaoine;
Bheir mi orra cadal air bratan
'Nam phàilliun.
LUC. 'Bhàro is 'Chlaudiuis!

*An dithis tighinn a steach.*

BAR. Am bheil mo thriath a gairm?
BRU. Tha mi ag
Iarraidh oirbh, a dhaoin'-uasail, cadal
'Nam phàilliun-sa; faodaidh e tachairt
Gu'm feumar bhur dusgadh chum a dhol
Air theachdaireachd gu m' bhrathair Cassius.
BAR. Ma's e bhur toil seasaidh sinn an seo
Chum d' iarrtasan a dheanamh.
BRU. Cha cheadaich
Mi sin duibh; laidhibh sìos, 'dhaoin'-uasail;
Faodaidh m' inntinn atharrachadh; 'Luciuis,
Seall, tha'n leabhar a shir mi an seo;
Chuir mi am poca m' ghùn-oidhch' e.

BÀRRO *is* CLAUDIUS *laidheadh sìos.*

LUC. Bha mi cinnteach, mo thriath, nach d'thug sibh
Dhomhs' e.
BRU. Thoir mathanas dhomh, mo ghille mhaith,
Tha mi cho di-chuimhneach; an urrainn
Thu d' shùilean chumail fosgailt ùin' bheag

Agus srann no dha a ghleusadh air
Do chlarsach dhomh.

LUC. Ma's àill leat, mo thriath,
Ni mi sin.

BRU. Is àill, 'ille; tha mi cur
Cus dragh ort, ach tha thu deònach.

LUC. Is
E mo dhleasnas seo 'dheanamh, mo thriath.

BRU. Cha bu chòir do sparradh thairis air
Do neart; is aithne dhomh gu'm bu chòir
Fleasgaich òg àm taimh a bhi aca.

LUC. Tha mo cheud chadal seachad, mo thriath.

BRU. 'S math gu'm bheil; caidlidh thu a rithist;
Cha chum mi fad thu; ma's beò mi, 'ghille,
Seallaidh mi caoimhneas duit uair-eiginn.

*Fuaim ceòl clarsaich agus òrain.*

'S cadalach am fonn seo; 'thurra-chadail,
Am bheil do throm-shlat a' tuiteam air
Mo ghille tha gleusadh dhomh nan teudan?
Mo ghille gasd', oidhche-mhath leat; dheanainn
Dochar do dhusgadh; ma dh' aomas tu
Do cheann bristear d' inneal ciùil; bheir mi
Uat e; a ghille ghasd, oidhch'-mhath leat;
Fuirich fhathast, nach 'eil an duilleag
Air a dhrùideadh sìos far na stad mi
A leughadh? Seo an t-àit, tha mi 'n dùil.

*Tannasg* CHAESAIR *a tighinn a steach.*

Is olc tha'n coinneal seo a losgadh!
Ha! cò seo tha tighinn? Is doch' gur
H-e laigse mo shùilean tha toirt riochd do
'N chruth uamhasach seo; tha e a'

Teannadh orm. An nì mothachail th'annad?
'Ne dia, aingeal, no deamhan th'annad,
'S tha toirt air m' fhuil fuarachadh agus
Air m' fhalt seasamh suas? Bruidhinn rium
G'e b'e ni a th'annad.

TAN. Is mis' do
Dhroch spiorad, a Bhrutuis.

BRU. Ciod è fàth
Do theachdaireachd?

TAN. Gu innseadh dhuit-sa
Gu'm faic sinn a cheile aig Philippi.

BRU. Seadh,
Ma ta, chì mi a rithist thu?

TAN. Chì,
Aig Philippi.

BRU. Ma 's eadh, chì mi thu aig

[*Dh' fhalbh an Tannasg.*

Philippi. Tha mo chridh' a neartachadh,
Nis, o'n a dh'fhalbh thu; a dhroch spioraid,
Bhruidhneadh mi ruit na b' fhaide; 'Luciuis,
'Ghille, 'Bhàrro, 'Chlaudiuis, duisgibh suas,—
'Chlaudiuis!

LUC. Tha na teudan, mo thriath, cèarr.

BRU. Tha e smuaineachadh gu'm bheil e nis
'G iomart nan teudan; 'Luciuis, duisg suas!

LUC. Mo thriath?

BRU. 'N ann a bruadarachadh bha thu,
Luciuis, 'nuair a ghairm thu mach?

LUC. Na ghairm
Mi, mo thriath?

BRU. Rinn thu sin; am fac thu
Dad 'sam bith?

LUC. Cha'n fhac, mo thriath.

BRU. Caidil,
A rithist, 'Luciuis; 'fheara, 'Chlaudiuis!
'Bhàrro, duisgibh suas!
BAR. Mo thriath?
CLAUD. Mo thriath?
BRU. C'arson a ghairm sibh mach 'nur cadal?
B. and C. Na rinn sinn sin, mo thriath?
BRU. Rinn; am fac
Sibh dad 'sam bith?
BAR. Cha'n fhac mis', mo thriath.
CLAUD. No mis', mo thriath.
BRU. Falbhaibh gu Cassius,
Is thoiribh dha mo dhùrachd; iarraibh air
A shaighdearan a chur air adhart
Gun dàil agus leanaidh sinn iad.
B. and C. Bithidh sin air a dheanamh, mo thriath.
[*Dh' falbh iad.*

## AN COIGEAMH CLUICH

A' CHEUD SEALLADH. *Raon* PHILIPPI. OCTABHIUS, ANTONIDH *is an t-arm tighinn air an raon.*

OCT. 'Antonidh, tha'r miann air a choimhlionadh;
Thubhairt thu nach tigeadh an nàmhaid
Air an raon, gu'n cumadh iad astar
Nan cnoc 's nan àrdan; cha do rinn iad
Sin; tha'n tuasaidean a' teannachadh;
Tha 'nam beachd gairm-cath' thoirt duinn an seo
Air raon Philippi, a' toirt dùlain duinn
Ma's do dh' iarrar orr'.
ANT. 'Thalla! 's math tha fhios
Agam air an rùintean 's na h-aobhran

Sonraicht' thug orra seo a dheanamh;
Bhiodh iad na's socraich 'nan inntinn an
Àit eile; ach tha iad tighinn sìos oirnn
Le bagradh uamhasach, a' saoilsinn
Gu'n dean an saobh-mhisneach seo ar
Mealladh; cha'n 'eil misneach annt' idir.

TEACHDAIRE *tighinn a steach.*

TEACHD. Uidheamaichibh, 'cheannarda; tha'n nàmhaid
Tighinn oirnn am mòr-uaill, agus tha
Suaicheantas dearg a' chòmhstri 'danns 'sa
Ghaoith, a' comh'rachadh toiseachadh comhraig'.
ANT. 'Octabhiuis, treòraich do shaighdearan
Gu socrach air adhart air an taobh chlì
De'n raon chomhnard.
OCT. Cumaidh mis' an taobh
Deas; thusa an taobh clì.
ANT. C'arson tha
Thu a' cur 'nam aghaidh 'sa chàs seo?
OCT. Cha'n 'eil mi deanamh sin, ach ni mi e.

*Fuaim druma;* BRUTUS *is* CASSIUS *tighinn le'n arm;* LUCILIUS, TITINIUS, MESSÀLA *agus feadhainn eile.*

BRU. Tha iad 'seasamh 'g iarraidh comh-labhairt.
CASS. Stad, a Thitiniuis; bruidhnidh sinn riu.
OCT. 'Antonidh, an cuir sinn suas suaicheantas
Catha?
ANT. Cha chuir, a Chaesair; freagraidh
Sinne 'nuair a thoisicheas iad-san;
Gu'n ionnsaidh; tha na ceannardan ag
Iarraidh comh-labhairt.
OCT. Na gluais gus an
Comharraich iad.

BRU. Còmhradh roimh builean;
An e, mo luchd-dùthcha?
OCT. Cha'n e gu'm
Bheil sinn na's deigheile air còmhradh
Na tha sibhs'.
BRU. Tha focail mhath na's feàrr
Na builean dona, 'Octabhiuis.
ANT. Tha do
Bhuilean dona, 'Bhrutuis, an comh-cheum
Ri focail mhath; 'nuair a lot thu cridh'
Chaesair ghairm thu "Fàilt, a Chaesair, gu'm
A fada beò thu!"
CASS. 'Antonidh, tha neart do
Bhuilean-sa fhathast neo-aithnichte;
Ach airson d' fhocail, chreachadh iad-san
Seilleanan Hìbla agus dh' fhàgt' iad
Lom gun mhil.
ANT. 'Us neo-ghathail cuideachd?
BRU. Seadh, ma ta, 'us neo-fhuaimeil cuideachd;
Do bhrìgh gu'n ghoid thu uap' an dranndan,
'Antonidh; ach tha do sheòltachd toirt ort
Bagradh roimh leònadh.
ANT. A shlaoightire!
Cha do rinn sibhse sin 'nuair 'spealg na
Biodagan agaibh a cheil' an cliathaich
Chaesair; sheall sibh bhur fiaclan mar
Apachan, mhiodalaich sibh timchioll air
Mar choin-tighe, 'us lùb sibh roimh mar
Thràillean, a' pògadh a chasan; aig
An àm ceudna chaidh 'amhach 'bhualadh
O chulthaobh leis a' chù mhallaicht sin,
Casca. O, 'mhiod'laiche!
CASS. 'Mhiod'laiche!

Nis, 'Bhrutuis, coirich thu fhein airson
An tàmailt seo; cha'n oilbheumaicheadh
An teang' seo an diugh na'm biodh Cassius
A riaghladh.

Oct. Seadh, 'fheara, bhur gnothach?
Ma bheir connspoid oirnn fallus a chur dhinn,
Tionndaidhidh an dearbhadh gu braonadh
Na's deirge. Seallaibh! tha mo chlaidheamh
Air a tharruing á truaill an aghaidh
Chealgairean. Saoil sibh, an teid an
Claidheamh seo ann an truaill a rithist?
Cha teid, gus am bi na trì lot deug
'Ar fhichead bh' ann an Caesar air an
Dubh-dhìoladh, air neo gu'n tuit Caesar
Eil' fo chlaidhnean chealgairean.

Bru. 'Chaesair,
Cha'n urrainn thu tuiteam fo lamhan
Chealgairean mur a h-'eil gu'm bheil iad
Comhla riut-fhein.

Oct. Sin mo dhochas; cha
Do rugadh mi a chum tuiteam fo
Chlaidheamh Bhrutuis.

Bru. Ged bu tu, 'ghill' òig,
'Fear a b' uasaile dhe d' shliochd, cha b' urrainn
'Thu tuiteam na b' urramaich'.

Cass. Gille-sgoile
Dreamach, nach fhiach urrad de dh-urram,
'Us an dlùth-chomunn ri ruitear is
Poitear!

Ant. Is tu sean Chassius fhathast!

Oct. Trobhad, 'Antonidh, air falbh! Tha sinn a'
Tilgeil, a chealgaire, ar dùlan
'Nur fiaclan; ma dhùraigeas sibh cath

A chur an diugh, thigibh a mach do'n
Raon; seadh, mur tig sibh an diugh, thigibh
'Nuair a's freagarraiche dhuibh.

*Dh' fhalbh* Octabhius, Antonidh *is an t-arm.*

Cass. Seadh, a nis,
Faodaidh gaoth seideadh, fairg' éirigh 'us
Long snàmh; tha'n stoirm air briseadh, agus
Tha'r n-ionnsaidh fo thuiteamas.

Bru. 'Luciliuis!
Ho! facal leat.

Lucil. Mo thriath?

Brutus *is* Lucilius *a bruidhinn.*

Cass. 'Mhessàla!

Mess. (*Tighinn air adhart.*) Ciod tha m' cheannard ag ràdh?

Cass. 'Mhessàla, 'se an diugh la mo bhreith;
Air an dearbh la tha seo de'n seachdainn
Rugadh Cassius. Thoir dhomh do làmh,
'Mhessàla; bi thus' mar fhianuis gu'm
Bheil mi air mo chomh-eigneachadh,
Mar bha Pompeidh romham, gu ar làn-
Shaòrsainn a steidheachadh air aon chath.
Lean mi gu teann beachdan Epicùruis,
Mar tha fhios agad; ach, nis, tha mi
'G atharrachadh m' inntinn, 'sa' toirt leth-chreideis
Do'n bheachd gu'm bheil nithean a thachras
Air an sìor-chomharrachadh roimh-laimh.
Shuidh da ìolaire mhor air suaicheantas
Toisich 'n arm air ar turus o Shardis;
Shuidh iad an sin ag ith gu cràosach
O lamhan nan saighdearan gus an

Do rainig sinn Philippi; theich iad air
Falbh air a' mhaduinn seo; agus tha
Nis 'nan àit fithich dhubha, ròcais,
Agus clamhain, a' sgiathlaich thairis,
'Sa' coimhead oirnn le sùilean góinteach
Na creich; agus tha 'm faileas dubh ac'
Mar sgàil marbhtach do'n arm a tha deas
Gu'n deò thoirt suas.

MESS. Na creid sin, ma ta.

CASS. 'S ann tha mi 'ga leth-chreidsinn; agus
Tha mi ath-ùraicht' chum gach cunnairt
A choinneachadh gu stòlda.

BRU. Seadh, seadh,
'Luciliuis.

CASS. 'Nis, 'Bhrutuis àrd-uasail,
Tha na diathan 'seasamh cairdeil duinn
An diugh, a' toirt cothroim duinn—sinne tha
Miannach air sìth—ar làithean a
Leudachadh a mach gu sean aois;
Ach o'n a tha cuisean dhaoin' fhathast
Neo-chìnnteach, leigeamaid leinn, a nis,
Beachdachadh air dosgainnean a's mios'
Dh'fhaodas tachairt. Ma chailear am blàr
Leinn, 'se seo an t-àm deireannach
A bhruidhneas sinn r'a cheil'. Ciod, a reist,
A tha 'nad bheachd a dheanamh?

BRU. Tha mi
Suidhicht 'nam inntinn fhein feitheamh
Ann am foighidinn rùn an fhreasdail,
Air mo threòrachadh leis an fhoghlum
Sin a theagaisg na Stoigean. Nis, thaobh
Gu 'n do choirich mi Cato chionn 's gu'n
Bhris e na riaghailtean 'nuair a ghiorraich

E a bheath' fhein, tha mi a' saoilsinn—
Ach cha'n urrainn mi reùson a thoirt
Seachad—e na ni gealtach, oilteil,
Mo bheatha fhein a ghiorrachadh, roimh
Eagal nithean a dh' fhaodadh tachairt,
Mar a rinn Cato.

CASS. 'Us ma chaileas
Sinn am blàr seo, tha thu leagte r'a
Bhi air do ghiùlain an daòrsa troimh
Shraidean na Ròimhe?

BRU. Cha'n 'eil, 'Chassiuis,
Cha'n 'eil; na smuainich, a Romhanaich
Uasail, gu'n teid Brutus am feasd an
Cuing gu baile na Ròimhe; tha 'inntinn ro-
Ardanach airson gu'n ceadaich e sin,
Ach feumaidh an la'n diugh crioch fhaicinn
Air an obair thoisich air chòigeamh-
La-deug de'n Mhàrt; cha'n 'eil fhios an
Coinnich sinn 'rithist; uime sin, gabhaidh
Sinn ar cead siorruidh de cheil':—Beannachd
Leat gu siorruidh agus gu siorruidh,
A Chassiuis. Ma choinnicheas sinn
A rithist, failtichidh sinn a cheil';
'Us mur a coinnich, tha'n dealachadh
Seo air a dheagh dheanamh.

CASS. Beannachd leat
Gu siorruidh is gu siorruidh, 'Bhrutuis!
Ma choinnicheas sinn 'rithist, failtichidh
Sinn a cheil' gu dearbh; mur a coinnich,
Tha'n dealachadh seo gu fìor air a
Dheagh dheanamh.

BRU. Nis, ma ta, air adhart.
O, gu'm b'fhiosrach duin' air crìch cuisean

An la'n diugh ma's tig i ! Ach foghnaidh
Gu'n tig crìoch air an là ; agus 'nuair
Thig, bithidh fios againn. Ho, siuthadaibh !
[*Dh' falbh iad.*

AN DARA SEALLADH. *Fuaim na tuasaid. Raon a' chatha.*

BRUTUS *is* MESSALA *tighinn air adhart.*

BRU. Marcaich, marcaich, 'Mhessàla ; 'us
Thoir do'r saighdearan air an taobh eil'
Na paipearan seo ; abair riu a dhol
Air adhart gun dàil ; tha saighdearan
Octabhiuis, tha mi mothachadh, a'
Coimhead neo-dhealasach 'sa chuis seo ;
Agus dh' fhaodadh dìan-adhartas uainn
A chur ás doibh. Marcaich, 'Mhessàla ;
Iarr air ar saighdearan gu h-iomlan
A thighinn sìos. [*Dh' fhalbh iad.*

AN TREAS SEALLADH. *Roinn eile de'n raon catha. Fuaim ard na tuasaid.*

CASSIUS *is* TITINIUS *tighinn a steach.*

CASS. O, seall, a Thitíniuis, seall ; tha na
Cealgairean a' teicheadh ! Thionndaidh mi
'Nam nàmhaid do mo shaighdearan fein ;
Bha am fear-brataich seo agam fein
A' teicheadh ás ; mharbh mi an cladhaire,
Agus thug mi uaith am bratach seo.
TIT. O, 'Chassiuis, thug Brutus an òrdugh
Ro luath ; a' faighinn fàth-buannachd air
Octabhius, dh' fhàs e ro-dhealasach ;

Thoisich a shaighdearan a' creachadh,
Agus tha sinn' gu h-iomlan air ar
Cuairteachadh le Antonidh.

PINDÀRUS *tighinn a steach.*

PIND. Teich na's fhaid'
Air falbh, mo thriath; teich na's fhaid' air falbh!
Tha Marc Antonidh 'nad phàilliunan,
Mo thriath; teich, uime sin, na's fhaid' air falbh,
A Chassiuis uasail.
CASS. Tha'n cnoc seo fad'
Gu leòir air falbh. Seall, seall, 'Thitiniuis;
An e sud mo phàilliunan tha lasadh
Le teine?
TIT. Is iad, mo thriath.
CASS. 'Thitiniuis,
Ma tha gràdh agad dhomh-sa, leum air
M' each, 'us le d' bhiodan-sàile na thaobh,
Na toir fois da gus an ruig thu na
Saighdearan ud thall, 's air d'ais a rithist
Le fios cinnteach thugam-sa co dhiù
Is cairdean dhuinn iad no eas-cairdean.
TIT. Tillidh mi am prioba na sula.
CASS. 'Phindàruis, suas leat na's àrd' air a'
Chnoc seo; bha m' fhradharc-sa a riamh fann;
Thoir an aire, 'Thitiniuis, agus innis
Dhomh ciod tha ri fhaicinn air an raon.

PINDÀRUS *a' streap suas a' chnuic.*

Air an la seo tharruing mi mo cheud
Anail; tha'n ùin' air tighinn timchioll
A rithist, 'us far na thoisich 's ann
A chriochnaicheas mi; tha cuairt mo bheath'

Air a ruith; 'dhuine, ciod do naigheachd?
PIND. O, mo thriath!
CASS. Do naigheachd?
PIND. Tha Titinius
Air a chuairteachadh le marc-shluaigh
A tha comh-mharcachd ris; tha iad a'
Teannadh gu dlùth air. Nis, 'Thitiniuis!
Tha feadhainn diubh a' tighinn sìos de
An eich, 's tha esan tighinn cuideachd.
Bhrath iad air (*iolach*). Eisd, tha iad a' gairm
Le aoibhneas.
CASS. Thig sìos, 's na amhairc oirr'
Na's fhaide. O, 's gealtair mis' bhi beò
Cho fada gu faicinn an caraid a
B' fhèarr a bh' agam air a bhrath fo
Mo shùilean. [PINDÀRUS *tighinn sìos.*
Thig an seo, a dhuine!
Am Parthia rinn mi priosanach dhiot,
'Us thug mi ort bòid a thoirt seachad
Airson do bheatha a chaomhnadh, gu'n
Deanadh tu g'e b'e a dh' iarrainn ort.
Nis, cum do bhòid, 'us bi 'nad dhuine
Saor; seadh, agus leis an deagh chlaidheamh
Seo, a chaidh troimhe cholainn Chaesair,
Sir m' uchd-sa leis; 'us na dean dearmad;
Siuthad, greimich air dòrn a' chlaidheimh,
Agus 'nuair tha m' aodann-sa ceilt', mar
Tha e, a nis, treòraich an claidheamh.
[*Lot* PINDÀRUS *e.*
'Chaesair, tha do bhàs air a dhìoladh,
Eadhon leis a' chlaidheamh a mharbh thu.
PIND. Seadh, tha mi 'nam dhuine saor; gidheadh,
Bhithinn fhathast 'nam thràill, ach cha

Dùraiginn mo thoil fein a leantainn.
O, 'Chassiuis, fad air falbh o'n dùthaich
Seo, far nach tuit sùil Romhanach air,
Teichidh Pindàrus.

TITINIUS *is* MESSÀLA *ath-thilleadh.*

MESS. Is e tuiteamas
Blàir th' ann, 'Thitiniuis,—lamh-an-uachdar
Aig Brutus uasal air Octabhius,
Agus aig Antonidh air Cassius.
TIT. Cuiridh an naigheachd seo sodan air
Cridhe Chassiuis.
MESS. C'àit na dh' fhàg thu e?
TIT. Air a' chnoc seo, gu tùrsach, le thràill,
Pindàrus.
MESS. Nach e sin e, na laidh air
An talamh?
TIT. Tha snuagh a' bhàis air.
O, mo chridhe!
MESS. Nach e th'ann?
TIT. Cha'n e,
'Mhessàla, ach is e bh' ann; ach cha
Bheò Cassius na's fhaide. A ghrian an
Fheasgair, tha tearnadh sìos gu dubh-aros
Na h-oidhche a measg bhoillsgeadh dearga
Do ghathan, ann an cosmhalachd do
Dheirgid tha la Chassiuis a' tighinn
Gu crìch'! Tha grian na Ròimhe air sìoladh;
Tha'r lath-na air dol seachad; tha neòil,
Drùchd, is cunnartan a' tighinn; tha'r
N' obair criochnaichte; an-earbs a thaobh
Soirbheachadh m' oibre-sa a rinn an
Gniomh seo.

MESS. An-earbs an deagh shoirbheachaidh
A rinn an gniomh seo. O, a mhearachd
Oilteil, 'leanabh an dubh-bhròin, c'arson
Tha thu cur fa chomhair inntinnean
Dhaoin' nithean nach eil' idir am bith?
O, a mhearachd, so-ghint', cha tig thu
Gu ìre breith sealbhaich, ach le mort
Na mathar a ghin thu!

TIT. 'Phindàruis!
C'àit am bheil thu, 'Phindàruis?

MESS. Sir e,
'Thitiniuis, gus an teid mis' leis an
Naigheachd searbh seo gu Brutus uasal.

TIT. Falbh thus', Mhessàla, agus theid mise,
Aig an àm cheudna, shireadh Phindàruis.
[*Dh' fhalbh* MESSÀLA.
C'arson, a Chassiuis threin, a chur thu
Mi air an teachdaireachd ud? Nach e
Do chairdean fein a choinnich mi?
'S nach do chuirear air mo mhala am
Fleasg-buaidh seo a chum a thoirt duit-sa?
Nach cual thu fein an iolach ard a
Chuireadh suas. Ach mo thruaighe! chuir thu
Mi-mhìneachadh air gach ni thachair!
Ach, mo laòch, gabh am blath-fhleasg seo air
Do cheann; dh'iarr do Bhrutus orm a thoirt
Duit, agus nithear mar a dh'iarradh.
Thig, a Bhrutuis, 'us faic am barail
A bh' agam-sa air Caius Cassius.
Le'r cead, 'dhiatha—is e so cothrom
Romhanach. Thig, a' chlaidheimh Chassiuis,
Agus lorgich cridhe Thitiniuis. [*Thuit e marbh.*

*Fuaim na tuasaid.* Messàla *ath-thilleadh.* Brutus, Cato *òg*, Stràto, Bholumnius *is* Lucilius *comhla ris.*

Bru. C'àit, 'Mhessàla, bheil a cholainn 'laidhe?
Mess. Feuch, an sud, 'us Titinius 'ga chaoidh.
Bru. Tha aodann Thitiniuis coimhead suas.
Cato. Tha e marbh.
Bru. O, 'Iuliuis Chaesair, is
Cumhachdach fòs thu! Tha do spiorad
A' siubhal mu'n cuairt, 'us a' tionndadh
Ar claidhnean fein a steach do'r mionaich.
Cato. 'Thitiniuis threin, nach seall thu! Cassius
Marbh air a chrùnadh leis!
Bru. Am bheil fhathast
Da Romhanach beò cosmhuil ris an dithis
Sin? Deireadh nan Romhanach uile,
Soraidh leat! 'S do-chomasach do'n Ròimhe
Do leithid a rithist a ghintinn;
A chairdean, tha mi fo fhiachaibh do'n
Duine seo barrachd deòir na chì sibh
Mi, nis, a dìoladh; gheibh mi àm, a
Chassiuis, gheibh mi àm airson sin.
Thigibh, 'fheara, 'us giùlaineamaid chorp
Gu Thàsos; cha thiodhlaicear e 'nar
Càmp, 'chionn am bròn a chuireadh seo oirnn.
Thig, 'Luciliuis, 'us Cato òg do'n raon;
'Làbeo is 'Fhlabhiuis, cuiribh an còmhstri
Air adhart; seo'n tres uair de'n la, 'us,
A Romhanaich, ma's tuit an oidhche,
Feuchaidh sinn ar fortan an tuasaid
Eile. [*Dh' fhalbh iad.*

## AN CEATHRAMH SEALLADH

*Fuaim na tuasaid. Roinn eile de'n raon. Saighdearan nan arm a sabaid r'a cheile.* BRUTUS, CATO *òg,* LUCILIUS *agus daoin' eile tighinn a steach.*

BRU. Seadh, 'fheara-mo-dhùthcha, cumaibh fhathast
Bhur cinn suas!
CATO. Cò an duine suarach nach
Dean sin? Cò a thig comhla rium-sa?
Glaodaidh mi m' ainm gu h-àrd; is mise
Mac Chato, ho! fìor-nàmh do chuingire,
Agus caraid do m' dhùthaich; is mis'
Mac Mharcuis Chato, ho!
BRU. Is mise
Brutus; Marcus Brutus mise; Brutus,
Caraid do m' dhùthaich fein; is aithne
Dhuibh Brutus! [*Dh' fhalbh iad.*
LUCIL. O, 'Chato òig, uasail,
Bheil thu air tuiteam? seadh, tha thu dol
Gu bàs cho treun ri Titinius, 'us
Biodh thusa, chionn 's gu'm bheil thu 'nad mhac
Do Chato, air d' urramachadh.
1UD SAIGH. Striochd dhomh-sa;
No bàsaich.
LUCIL. 'S ann a tha mi striochdadh
Do'n bhàs; seo suim airgid ma mharbhas
Tu mi gun dàil. [A *tairgseadh airgid.*
Marbh Brutus, agus
Bithidh tu air d' urramachadh 'na bhàs.
1UD SAIGH. Cha'n fhaodar sin a dheanamh; prìosanach
Uasal th'ann deth!
2RA SAIGH. Fosglaibh an rathad, ho!

Fios gu Antonidh gu'm bheil Brutus air
A bhrath.
1UD SAIGH. Innsidh mis' an naigheachd dha.
Seo ar ceannard 'tighinn.

ANTONIDH *tighinn a steach.*

Tha Brutus
Air a bhrath; tha, air a bhrath, mo thriath!
ANT. C'àit a' bheil e?
LUCIL. Tearuint', 'Antonidh;
Tha Brutus tearuint' gu leòir; tha mi
Gabhail orm a ràdh nach teid brathaidh
Air Brutus uasal beò am feasd seo;
A dhiatha, dìanaibh e bho thàmailt
Cho mòr! 'Nuair a dh' amaiseas sibh air
Beò no marbh, gheibhear e mar Bhrutus,
Mar Bhrutus a mhàin.
ANT. Cha seo Brutus,
A charaid; ach, air m'fhocal, cha'n 'eil
E na's lugh' an luach; cumaibh an duin'
Seo tearuint', 's na dearmadaibh caoimhneas
Da; b'fhèarr leam a leithid seo dhaoine
Bhi 'nan cairdean dhomh na 'nan naimhdean.
Siuthadaibh, siribh Brutus beò no marbh,
'Us thoiribh fios thugainn gu pàilliun
Octabhiuis mar thachras. [*Dh' fhalbh iad.*

## AN COIGEAMH SEALLADH.

*Roinn eile de'n raon.* BRUTUS, DARDÀNIUS, CLÌTUS, STRÀTO *is* BHOLUMNIUS *tighinn a steach.*

BRU. Thigibh, 'fhuighlich mo chairdean bochda,
'Us cuiribh dhibh ar sgios air a chreig seo.

CLI. Sheall Statilius dorn-lìas, ach, mo thriath,
Cha do thill e; tha e marbh, air neo
Air a bhrath.
BRU. Suidh thusa sìos, 'Chlìtuis.
Is e marbhadh am focal; 's culaidh-
Fhasain e an diugh; eisd, a Chlìtuis.
[*Cagar 'na chluas.*
CLI. Ciod, mise, mo thriath; cha dhean airson
An t-saoghail gu h-iomlan.
BRU. 'Nad thosd, ma ta;
Na can facal.
CLI. B'fhèarr leam mi-fhein a
Mharbhadh na sin.
BRU. A Dhardàniuis, eisd. [*A Cagar.*
DAR. An dean mi an leithid seo a' ghniomh?
CLI. O, a Dhardàniuis!
DAR. O, a Chlìtuis!
CLI. Dè'n t-olc a dh'iarr Brutus ort a dheanamh?
DAR. A mharbhadh, a Chlìtuis; seall, tha e
An trom smuain.
CLI. Tha'n soitheach uasal seo
Cho làn de chraidh-inntinn, gu'm bheil e,
Eadhon, ruith thairis aig a shùilean.
BRU. Thig an seo, a Bholumniuis chaoimh;
Facal leat.
BOL. Ciod e, mo thriath?
BRU. Dìreach seo,
'Bholumniuis; chunnaic mi da uair
Taibhs' Chaesair air an oidhch'; aig Sardis,
'Us a raoir an seo air raon Philippi;
Tha crìoch mo bheatha, tha fhios agam,
A nis air teachd.
BAL. Na can sin, mo thriath.

BRU. Ach tha mi cinnteach, 'Bholumniuis;
Tha thu faicinn mar tha a' dol leinn;
Tha'r naimhdean air ar tùr-smachdachadh
Gu beul an t-sluic; tha e na's duineil'
Dhuinn leum a steach na fantainn gus am
Bi sinn air ar tilgeil a steach.
A Bholumniuis chaoimh, is aithne dhuit
Gu'n deachaidh sinn do'n sgoil le cheile;
Eadhon air sgàth an sean chairdeis bha
Eadarainn, greimich air dorn mo chlaidheimh
Gus an ruith mi air.
BOL. Cha ghniomh caraid sin,
Mo thriath. [*Fuaim na tuasaid ag éirigh.*
CLI. Teich, teich, mo thriath! cha'n 'eil fàth fuirich
An seo.
BRU. Soraidh leat, 'Bholumniuis.
'Stràto, bha thu fad ùin 'nad chadal;
Soraidh leat-sa cuideachd; fheara-mo-
Dhùthcha, tha aoibhneas mor air mo chridh'
Nach robh, fad mo bheatha, fiù aon neach
Neo-fhìor dhomh. Ged a chaidh iomairt an
La 'n diugh 'nar n-aghaidh, bithidh barrachd
Cliù agam-sa na bhios aig Octabhius
Agus Antonidh air los a bhuaidh
Oilteil seo choisinn iad. Gun dàil bheir
Mi dhuibh mo bheannachd, oir tha teanga
Bhrutuis faisg air a bhi stad le crìoch
Eachdraidh a bheatha; tha'n oidhche nis
A' tuiteam air mo shùilean; tha fois
A dhìth air mo chnamhan, a shaothraich
Cho dìan airson toraidh a mheall mi,
Mo thruaighe, cho mor.

*Stararaich mhor agus an glaodh:* "*Teich, teich, teich.*"

CLI. Teich, mo thriath, teich.

BRU. Teichibh, 'fheara, leanaidh mise.

*Dh' fhalbh* CLÌTUS, DARDÀNIUS *is* BHOLUMNIUS.

Stràto,
Fuirich, tha mi 'g iarraidh ort, le d'thriath;
Is duine le deagh-theisteanas thu,
'Us bha stràc de dh'onar 'nad bheatha;
Greimich thusa air dorn mo chlaidheimh,
Agus tionndaidh d' aodann air falbh uam
An uair a ruitheas mi air an stob;
An dean thu sin, 'Stràto?

STRA. Thoir dhomh do
Lamh an toiseach. Beannachd leat, mo thriath.

BRU. Beannachd leat, a Stràto chaoimh.

[*Ruith air a' chlaidheamh.*

'Chaesair,
Bi, nis, aig fois; cha do mharbh mi thusa
Le toil leth cho math. [*Bhàsaich e.*

*Fuaim mor. Teicheadh arm,* OCTABHIUS, ANTONIDH, MESSÀLA, LUCILIUS *agus an arm.*

OCT. Cò an duine seo?

MESS. Gille mo mhaighstir; 'Stràto, c'àit a' bheil
Do mhaighstear?

STRA. Saor o'n bhraighdeanas anns
A' bheil thusa, 'Mhessàla; cha'n urrainn
Na buaidh-fhir ach tein' a dheanamh dheth;
Cheannsaich Brutus e-fhein agus cha'n
'Eil onar aig neach eile 'na bhàs.

LUCIL. Bu chòir sibh a shireadh; buidheachas

Dhuit, a Bhrutuis, airson gu'n do dhearbh
Thu na thubhairt Lucilius mu d' dheidhinn.
OCT. Iad-san a thug seirbheis do Bhrutus
Gheibh iad cosnadh uam-sa. 'Dhuine, am
Bi thu 'nad ghille dhomh-sa?
STRA. Bithidh,
Ma's e sin toil Mhessàla.
OCT. Ceadaich sin,
'Mhessàla chaoimh.
MESS. Ciod e an dòigh air na
Bhàsaich mo mhaighstear, 'Stràto?
STRA. Chum mis
A chlaidheamh ris, agus ruith e air
An stob.
MESS. 'Octabhiuis, gabh ris-san 'rinn
An t-seirbheis mu dheireadh do m' mhaighstear.
ANT. B'esan an Romhanach a b' uasaile
Dhiubh gu leir; mharbh luchd na comh-fhoill
Uile, ach esan, Caesar cliùiteach
Troimh eud is gamhlas; bha esan 'nam
Measg, ach na aonar 'thaobh treibhdhireas
Agus ann a bhi sireadh 'sa' ghniomh
A rinn e math coitchionn a dhùthcha.
Bha bheatha suairce, 'us feartan nàduir
Air an roinn cho cothromach ann, gu'm
Faodadh neach 'sam bith seasamh suas an
Aodann an t-saoghail gu h-iomlan 'sa
Ràdh, "B' esan fìor-dhuine!"
OCT. Air sgàth fheartan
Mòra, leigeamaid leinn urram chur
Air 'na bhàs, 'us gach modh gnàthaichte
A shealltainn 'na thiodhlaiceadh. Laidhidh
A chnamhan an nochd 'nam phàilliun-sa

Leis an oirdheirceas 'san urram sin
A bhuineas do shaighdear. Iarr air na
Saighdearan a dhol gu fois na h-oidhche,
Agus leigeamaid leinn bhi falbh gu
Roinn a dheanamh air cliù àrd an la
Àghmhor seo. [*Dh' fhalbh iad.*

A' Chrioch.

PRINTED BY OLIVER AND BOYD, EDINBURGH